# LAOIDHEAN

AGUS

# DAIN.

LE

DONNACHADH MAC-GILLEADHAIN,

MINISTEIR NA H-EAGLAIS SAOIRE ANN AN GLEANNURCHAIDH.



GLASCHO:

G. MAC-NA-CEARDADH, 62 SRAID, EARRAGHAIDHEIL.

DUN-EIDIN, MAC-LACHLAINN, AN STIUARTACH 'S AN CUIDEACHD;

OBAN, S. MUILLEIR; INBHIRNIS, I. NOBLE.

STEORNABHADH, MAC-A'-PHEARSAIN 'S AN CUIDEACHD.

MDCCCLXVIII.

# AN CLAR-INNSEADH.



## Laoidhean Eadar-theangaichte o'n Bheurla.

## Marbhranna agus Dain.

# CONTENTS.

## Elegies, &c.

# FOCAL ROIMH-RADH.

Tha ùine, 's cha ghoirid i, o'n chuir sinn romhainn àireamh do na dàin 's do na laoidhean a leanas a chur 'an clò. Bha sinn, mar tha sinn fhathast, 'am barail gu 'm faodadh iad, tré bheannachadh Dhé, a bhi 'n am meadhon air spiorad cràbhaidh a bheothachadh agus a neartachadh an cridheachan ar luchd-dùthcha gràdhach.

Tha sàr fhios agus làn chinnt againn gu'n robh an samhuil so a' faghuinn gnùis bho Dhia bho thoiseach an t-saoghail; agus tré gach ceum do eachdraidh a shluaigh; agus gu'm b' ann le sùil ri'm buannachd a bha spiorad na bàrdachd air a thiodhlacadh bho àm gu h-àm.

Tha e fior nach d'fhòghlumadh an fhìrinn so le cuid dhiubhsan air an do bhuilicheadh an tiodhlac luachmhor, agus gu'n do mhi-bhuilicheadh leò e. B' e gun teagamh gliocas na muinntir ud, an àit an fheum a rinn iad dheth, gu'n do lean iad eisimpleir an fhir a fhuair am punnd, a cheangail ann an nèapaigin e 's a dh' adhlaic 's an talamh e; oir mur deanadh e maith no cron dhoibh féin cha mhò dheanadh e maith no cron do neach eile: ach àil air n-àil, co dhiu chreideas sin e no nach creid, cha 'n 'eil buaidh no feart air a bhuileachadh oirnn le Dia nach tigeadh dhuinn a ghnàthachadh ann an rathad a bhios taitneach 'na shealladh, agus aig a' cheart àm tarbhach araon do'n t-sealbhadair agus d'a cho-chreutairean mar an ceudna. A nuas bho làithean Mhaois agus Mhiriaim, agus tha e coltach fada roimhe sin—bho làithean Dhebòraih agus Bharaic—Hannaih agus Shamueil—Dhaibhidh agus Sholaimh nam mìle dàn,—seadh, o'n aimsir chéin ud gus an là 'n diugh bha a' bhuaidh agus an comas inntinn so air am buileachadh le Dia araon air fir

agus air mnathan cràbhach, diadhaidh, agus gu ro mhòr air an aideachadh leis mar mheadhon agus inneal chum 'aobhar agus a ghlòir a mheudachadh 'sa chur air aghaidh air an talamh.

Nach robh tiodhlac na bàrdachd 'na inneal agus 'na mheadhon comharraichte air soirbheachadh a thoirt do obair mhòr an Athleasachaidh anns gach cèarna do 'n Roinn-Eòrpa? An robh an tiodhlac so na suram suain chodail ann an uchd 's an cridhe Lutheir? An robh e balbh, tosdach mar chlàrsaichean Israeil 'nuair a chrochadh iad air na geugaibh seilich aig uisgeachan coimheach Bhabiloin? Mar thobar fior-uisg fo thalamh leis nach fionnaraichear agus nach caisgear iota an fhir-thuruis,—no mar lann air itheadh le meirg, 's nach tàrruingear á 'thruaill le làimh an fhir-chogaidh? B' fhada, ro fhada bho so a bha 'chùis. B' e barail mhòrain nach maireann, agus mhòrain a tha fathast a làthair—daoine comharraichte araon air son breithneachadh soilleir, fallain, agus air son an diadhachd mar an ceudna, gu'n robh àrd bhàrdachd a' ghaisgich sin, agus iomadh fear eile d'a luchd-cuideachaidh anns an obair mhòir agus dheacair a thug an Tighearna dhoibh r'a dheanamh, air a h-aideachadh 's air a beannachadh ann ann rathad cho comharraichte, agus ach beag ann an tomhas cho pailt 'sa bha 'n searmoinean agus na leabhraichean a chuir iad a mach, 's a chraobh-sgaoileadh araon 'n an tìr féin 's an dùthchannan eile.

Bha laoidhean brìghmhor, blasda Lutheir, agus na fuinn bhinn, mhilis ris an robh iad air an comh-chumadh, agus a bha air an seinn araon anns an teaghlach agus anns an ionad aoraidh, 'n am meadhon air fàs a's soirbheachadh a thoirt do aobhar Dhé agus na firinn; ach beag cho mòr 's a bha na comasan reusonachaidh agus argumaid a thiodhlaiceadh air, 's cha b' fhaoin 's cha bu ghann iad sinn gu cinnteach. Ach c'arson a thogamaid tuilleadh d'ur n-ùine a' dearbhadh puinc nach àicheadh duine cràbhach sam bith, agus air am bheil fianuis aige ann am faireachadh a chridhe féin.

Nach tric a bha 'chridhe fann air a neartachadh, agus a spiorad airsnealach air a bheòthachadh leis na sailm bhlasda a dheachdadh le Spiorad Dhé, agus a shruth mar uisge beò, fallainn bho chlàrsaichean Dhaibhidh, Asaiph, agus Iedùtuin, a' fionnarachadh agus ag ùrachadh fonn tioram, tartmhor 'anama agus a chridhe. "Thigibh," arsa Luther, 'n uair a bha 'chridhe, ged bu làidir, gramail e, an impis fàilneachadh anns a' chogadh eagallach a bha e 'cur ri uachdranachdaibh, ri cumhachdaibh, ri riaghlairibh dorchadais an t-saoghail so, ri aingidheachd spioradail ann an ionadaibh àrda — "thigibh," ars' esan, "agus seinneamaid an seachdamh Salm thar an dà fhichead." Agus O! nach do-àireamh a' chuideachd a tha 'n diugh fa chomhair na Righ-chathrach, air an sgeadachadh ann an trusganaibh fada geala, agus pailm-chrannaibh aca 'n an làmhaibh, a neirticheadh 'n uair a thàrr righ nan uamhas 'n an còir, 's an uair a dh'fhosgail gleann dorcha sgàil a' bhàis mu 'n coinneamh, le briathraibh an t-Salmadair:—

"Seadh, fòs ged ghluaisinn eadhon trìd
Ghlinn dorcha sgàil a' bhàis,
Aon olc no urchuid a theachd orm
Ni h-eagal leam 's ni'n càs."

Agus gun a bhi 'sniomh mo shnàithein ni's *caoile* no ni's *faide*, nach lionmhor iad a tha fhathasd beò, agus nach lionmhoire iad a tha marbh, a mheal mòr bhuannachd agus toileachas-inntinn o laoidhean spioradail a sgrìobhadh le àireamh nach beag do bhàrdaibh diadhaidh ar dùthcha fein, mar a bha Dùghall Buchanan, an t-Urramach Seumas Mac-Griogair, an t-Olla Dòmhnullach, agus Iain Moristan—Gobhainn na h-Earadh—agus mòran eile a bharrachd orra a dh'fhaodainn ainmeachadh. Nach aidich na mìltean do m' luchd-dùthcha gu'm bheil saothair nam bàrd 's nan diadhaireau a dh' ainmich mi milis d'am beul mar na cìribh meala, agus anail am bàrdachd cùbhraidh mar anail chaoin na h-àirde-deas.

Ach ar leam gu'n cluinn mi cuid, ann an spiorad dìmeas agus fanoid, ag ràdh, "Agus an e gu bheil thusa a' meas gu'n do bhuilicheadh ort féin an spiorad bàrdachd ceudna a thiodhlaiceadh air na h-òranaichean cliùiteach a dh'ainmich thu? An e gu bheil thusa air t-àrdachadh cho mòr a'd' bheachd 's a'd' bharail féin 's gu'm bheil thu ga d' choimeas féin riutha sin?" Cha 'n 'eil mi gu cinnteach 's gu deimhinn. Ach ged a dh' fhaodas cuid do bhlàthaibh an lios 's a' bhlàir-a-mach bàrr a thoirt air cuid eile ann an àileachd, 'an dealbh, 's an snuagh, cha ruig iad so a leas an gnùis fholach, 's an cinn a chromadh gu làr le nàire. Feudaidh an tomhas féin a bhi acasan cuideachd, ged nach 'eil e pailt no saibhir. Agus cha 'n ob sinn a ràdh, gabhadh daoine gu maith no gu h-olc e—moladh iad no di-moladh iad mar is àill leotha, mur saoileamaid gu'n do bhuilicheadh oirnn càileigin do spiorad na bàrdachd nach fhaiceadh ar saothair solus na gréine; agus os bàrr cha tachradh so mur b'i ar barail gu'm feudadh i, le beannachd Dhé, bhi chum tomhas buannachd do 'r luchd-dùthcha.

Ann an aon ni tha 'bhàrdachd a' toirt buaidh thar gach modh teagaisg agus gnè sgrìobhaidh eile,—agus is e so e, gu'n dean a' chuimhne greim ni 's luaithe agus ni's buaine oirre na air gnè chainnte no chòmhraidh air bith eile; agus tha 'chùis mar so gu sònruichte 'n uair a tha i féin agus ceòl binn, blasda air an nasgadh ann am bannaibh pòsaidh r'a chéile.

Aon fhocal eile agus sguir sinn. Cha 'n ann le sùil ri buannachd shaoghalta, no fo ghlòir-mhiann a tha sinn a' cur a mach ar leabhair. Ma dhìolas e a chostas tha sinn làn riaraichte. Na'm biodh mòr dhéigh againn air ainm no cliù cha b' ann mu 'n àm so latha a thigeadh ar leabhar am follais—cha bhiodh e fo dhubhar craoibhe, no fo bhruaich ann an gleann falach aimsir cho fada. 'S fhad o thòisich sinn féin 's a' bhàrdachd air leannanachd r' a chéile. Na'm bitheadh-maid déigheil air cliù no ainm cha 'n ann 'n uair a tha ar ceann air liathadh, 's air ciabhagan air tanachadh a chìte sinn an tòir

air an fhaileus fhaoin agus fhalamh sin, a chuireamaid a mach ar leabhran—toradh ar cinn 's ar cridhe—a chur eòlas air an t-saoghal, 's a chosnadh a dheadh-ghean, a chliù 's a chàirdeas.

Falbh, mo leabhran, gabh do chuairt,
Deas a's tuath 'an tìr nam beann;
Beannachd Dhé biodh leat as buaidh
'Cur smior a's smuais gach uair a'd' chainnt.

Gnè choimhicheas cha chuirear ort,
Oir cha 'n 'eil olc a'd' bheachd na d' rùn;
Ged dh'fheudas d' oidhirp a bhi bochd
'Am barail cuid a leughas tu.

Na biodh sgàth ort, na biodh fiamh,
Riamh bha 'm bàrd á fàilte cinnt',—
B' e so àbhaist tìr nam Fiann,
Anns gach àl a's anns gach linn.

A's ged a dh'fheudas cuid a' chòmhl'
A dhùnadh ort 's a bhi riut fuar;
An aiteam ni so cha bhi mòr,
'S cha deanar e le daoine suairc'.

A leabhair bhig bi uam a' triall—
Biodh piseach ort gach taobh a théid,
A'd' chuideachd rachadh beannachd Dhia,
A's aobhar cuirear leat am meud.

Mòr ghràdh Iosa cuir an céill,
'A ghràdh do pheacaich a's do Dhia;
'S mu chuid d'a fhianuisibh thoir sgeul,
A chog fo 'bhrataich a's fo 'sgiath.

Sgeul na beatha ud bu chruaidh
Am fad air chuairt bha e 's an t-saoghal;
A mhòr fhullangais bi 'luaidh,
'S mu 'aiseirigh o'n uaigh maraon.

A ghràdh do pheacaich seinn air chòir,
A's gràdh leòsan thugar dha:
'Ghràdh air thalamh, 'ghràdh 'an glòir—
Gràdh 'thug barrachd air gach gràdh.

Imich uam mo leanamh beag,
Ged 'sean a taim mo cheud chuid thu;
Do chùram air mo Dhia do leag,
A bheannachd ort is e mo rùn.

# CUMHA AN OLLAIMH CHALMERS.

Ciod e so an naigheachd,
A gheibhear 's a' bhaile 's gach beul?
Ciod fàth na tròm acain,
Tha ionann 's a srachdadh gach cleibh?
Ciod thuige, cho bithcheant',
A chithear an deur air a' ghruaidh?
'S co 'n t-ainm so, le tioma,
A chluinnear gach teanga a' luaidh?

Tha Albainn fo mhulad,
A's uimpe chuir culaidh a' bhròin;
Tha 'n Eaglais ri tuireadh,
Ag cluinntinn 's ag aithris an sgeòil;
Cha bhreug, ach sgeul fìor e,
Is dearbh smior na firinn, gun sgleò;
O 'n chualas gu 'n d' eug e,
Sàr cheannard nan ceud a b' àird' glòir.

'S ann oirnne, ri tiota,
A thàinig an clisge bu gharbh,
'S ann oirnne, ri plathadh,
A thàinig an naigheachd bu shearbh,
'S ann bhrùchd oirnn maoim sléibhe,
Am meadhon a' chéitein a dh' fhalbh,—
Thug solus na gréin' uainn,
'S a dh' fhàg sinn gu h-éisleineach, balbh.

'N uair chòmhlaich an comunn
Bu shomult', air maduinn Di-luain,
'S a chuala 's a thuig iad,
Am buile 's am briseadh a fhuair;
Sgeul cruaidh a' mhi-fhortain,
A chràidh 's a chridh' lot iad gu geur,

Bu lionmhor an osnaidh,
'S bu chianail an coslas gu léir.

Cha 'n ioghnadh leam idir
Gu 'n dhiobair am misneach car uair,
An sùil a bhi silteach,
Is dubh-neul a' bhròin air an gruaidh,—
Thuit abhall a' ghàraidh,
'S an darag a b' àirde 's a' choill,
Le osag an fhàsaich
Ghrad spadadh gu làr i le maoim.

Cha'n ioghn' leam na bràithrean
Bhi 'cumha am bràthar nach beò;
Cha 'n ioghn' leam na càirdean
Bhi dubhach is cràiteach gu leòir,—
Na h-uain* tha 's an fhàsach
Air uideal is ànnradh 's a' cheò,
Bhi tuireadh am màthar,
Ag altrum dhoibh gràdh a bha còrr.

Cha'n ioghn' leam an sgiobadh
Am misneach car tiota a chall,
Bha fo stiùradh do ghliocais,
'Ag iomramh 's ag iomairt nam ball,
Bhi bruaidhleanach, dubhach,
An iom-chomhairl' mhuladach theann,—
Thuit an stiùireadair gaisgeil,
Chaidh 'n iùlchairt 's an taice air chall.

'N uair thuit am fear-brataich,
Bha gun taise an latha na strìth;
'N uair thuit an sàr ghaisgeach,
Bu mhacant' ri latha na sìth;
'N uair dh' ionndrainn iad uath e,
Am b' ioghnadh, mo thruaighe, ged b' fhìor,

---

* The Students of Theology.

O 'n champ gu'n do chualas
Toirm bhròin agus chruadail bu tiom ?

Be sud fear nam buadhan,
Bha urramach, uasal, thar chàch—
'N ceann 's an robh 'n cnuasachd,
Thar na dh' fhaoidteadh a luaidh a' toirt bàrr ;
Ceann a' ghliocais, 's na céille;
Còm na misnich 's na féile bha àrd;
Nach strìochdadh do chruaidhchas,
Ged chuireadh e smuairein air càch.

Ann an comasan nàduir,
Co am fear a thug bàrr ort, no buaidh?
Ann an tiodhlaca' gràsail,
Co dh' fhaoidteadh leat àireamh no luaidh?
'S cha d' dhìobair thu 'n cleachdadh—
O! b' fhada o d' bheachd e, 's o d' ghnàs,
An aobhar a' pheacaich,
'Ga tharruing gu carraig na slàint'.

Bho latha do shaorsa,
'N uair dhoirteadh gu saor is gu tlàth,
Air d' anam an gaol sin
Nach caochail 's nach traoigh gu là bhràth,
Gus 'n d' ghairmeadh gu d' fhois' thu,
'S na shealbhaich an clos a tha buan,
Bha thu daonnan neo-fhoistneach
An aobhar 's an obair an Uain.

'N uair rachadh tu 'n chrannaig,
'S mu d' thiomchioll a theannadh an sluagh,
'S ann a' d' shùil bhiodh an lannair,
'S ann thigeadh an lasan á d' ghruaidh;
'S ann le d' theagasg bha 'n cumhachd,
'N a d' ghuth a bha 'n cudthrom 's a' bhuaidh,
'S bhiodh peacaich a' clisgeadh,
Na 'n cridhe bhiodh iomairt bu chruaidh.

Ro fharsuing bha d' eòlas
Air oibre ro ghlòirmhor an Triath—
'S tu bheachdaich le sòlas
Air gach aon diubh an oir is an iar;
Mar fhireun na h-ealtuinn,
A' dìreadh am broilleach na gréin',
Leis an t-sùil a bha beachdail,
A' dearcadh air maise nan speùr.

Lorgaich thu le neart sùla,
Is tùr a chuir ioghnadh air càch,
Balbh iomachd nan réulta,
Tha deàrsadh 's na speuran gu h-àilt,
'S an t-eòlas a chnuasaich,
'S an sòlas a bhuain air a shàil,
Cha d' cheil thu o 'n t-sluagh e,
'S cha d' fholluich fo chuaich no fo chlàr.

Is lorgaich thu cumhachd,
Is mòrachd a' Chruithfhir 's gach ni,]
'S thug air oibre na cruinne
Gu'n iocadh dha cuspain a's cìs;
Is thiolaic mar ofrail,
An t-iomlan gu toileach dha féin,
Do 'n ullaidh a fhuair thu,—
O! sinne na truaghain a' d' dhéigh.

Bu domhain do bheachd, is
Bu cheart e, gun aga gun sgleò,
Air suidheach' an duine,
'S an nàdur tha duthchasach dhò;
Oir chleachd thu féin-sgrùdadh,
'S féin-rùrach gu grunndail 's gu teann,
'S dh'altruim spiorad na h-ùrnuigh,
Is spiorad na h-umhlachd gach àm.

B' i sud a' ghnuis fhlathail—
Bha maitheas a' dealradh a' d' ghruaidh;

B' e sud an ceann labhairt,
Air gach teangair 'toirt barrachd is buaidh;
Cainnt dhian, mar eas-monaidh,
Mar iomghaoith an coire nam beann,
Mar theine ghath soluis,
'S mar thàirneanach coimheach nan gleann.

B' e sud am fear dìreach,
A b' aon-fhillte inntinn bha beò;
'S ann thuinich an diadhachd
A smachdaich 's a chìosnaich an fheòil.
Bha e saor mar an leanamh,
Bha e maol anns gach car agus lùb;
Air bu bheag 's bu ro-shuarach
Luchd nan lùchleasa tuaitheal nach fiù.

Bu tu 'n saighdear 's an gaisgeach—
Cha d' fhòghlum thu 'ghealtachd, 's cha b' eòl,
Sheas thu 'n fhirinn, a's thagair
Leis a' bheul bu neo-lapaiche glòir;
Ghlac thu'n crann, sgaoil thu 'bhratach,
Gu teann a's gu gaisgeil a'd' dhòrn;
'S cha d' fhàisgeadh á d' ghlaic i
'An còmhrag nan gaisgeach 's nan seòd.

Bu tu caraid nan uaislean,
Nam fòghlumadh uaitse an leas;
Bu tu caraid nan truaghan,
A thogadh o 'n luaith iad gu meas;
Sheall orra mar bhràithre,
Ag altrum dhòibh gràdh a bha buan:
'S cha 'n ioghn' dhoibh bhi cràiteach
'Ga d' thasgaidh 's 'ga d' fhàgail 's an uaigh.

'N uair a thàinig an iomairt
Chuir giorag air ioma fear treun,
'S a thòisich a' charraid
Chuir sgamradh is dealach 's an treud,

Mar charraig a' chladaich,
Toirt dùlan do shlachdraich nan tonn,—
Sheas thusa, a ghaisgich,
'S cha d' ghluais thu, 's cha d' charaich o d' bhonn.

'S bu diomhain do 'n chuideachd,
An lìonta do d' riobadh a sgaoil',
Le briodal beòil mhilis
Bho d' dhìlseachd cha d' thuislich 's cha d' aom.
Cha 'n e sùil caillich-oidhche
Bha 'n gnùis ghloin an t-saighdeir gun sgàth;
Ach smior shùil an fhìreòin,
Le'm faicear an lìon fad o làimh.

An aimhreit leat b' fhuathach,
'S i 'n éigin a ghluais thu gu strì;
Is chaidh thu gu d' dhùlan,
Is shaothraich fad ùin air son sìth;
Ach dh' aindeoin do mheas oirr'
'S am briseadh bha teannadh ort dlùth,
Leat b' annsa an fhìrinn,
Is còraichean Iosa, 's a chrùin.

Cha d' fhàilnich do mhisneach,
'S cha d' ghabh thu maoim, clisge, na sgàth—
Bha do mhuinighinn ro sheasmhach
'S an Ti sin a sheas thu a ghnà;
Rinn thu greim air a' chumhachd—
Fhuair tearmunn fo dhubhar a sgéith,
'S fo stiùradh a ghliocais,
Thug thu Sion gu uisgeacha sèimh.

'S goirt leam càramh do theaghlaich,
A' cumha 's a' caoineadh ad dhéigh;
'S goirt leam càramh do mhnatha,
'N a cridhe chaidh saighead an éig;
'S goirt leam càramh na h-Eaglais—
'Na meadhon bha thusa mar reul;

Chaidh 'n reul ud fo dhubhar,
'S an ioghn' dhi bhi dubhach a' d' dhéigh?

Fàth 'm bròin is am mulaid
Bhi d' fhàgail 's tigh chumhann, chaol, fhuar,
A ghaisgich, a churaidh,
O! 's tràth leinn a shiubhail thu uainn;
Ach dhuinne ged 's oidhch' e,
'S là soillseach, gun teagamh, gun bhreug
Tha nise a' boilsgeadh,
Le blàs agus caoimhneas ort féin.

Tha do là-sa gun oidhche—
'S e do lòchran soillse tha buan—
O! 's grianach e 'n còmhnuidh—
'S leat caidreamh is còmhradh an Uain
Air do mhala tha 'n crùn sin
Bha d' shealladh 's ad dhùil ioma là.
'S a dhuilleach 'ghnàth ùrar,
Oir seargadh cha dùchasach dha.

'S cha do chum thusa dadum
Do 'n stòras a bh' agad o chàch;
Cha d' cheangail thu 'm bréid e,
'S cha d' adhlaic leis féin e fo làr:
Le fialachd na gréine,
A' dearsadh 's na speuran gu h-àrd,
Bha thu d' sholus 's a'd éibhneas
Do Eaglais Dhé anns gach àit.

Ged is ìosal do leaba,
'S ged 's foisneach do chadal, 's ged 's buan;
'S ged is tosdach do theanga
Fo bhannaibh a's chrannaibh na h-uaigh',
Tha i fathast a' labhairt
Le caismeachd tha labhar gu leòir,
Toirt earail do 'n t-saoghal,
Leis an smachd is an gaol dhi bu nòs.

Chuir thu 'n saoghal fo fhiachaibh,
Le d' eòlas, le d' eud, is le d' sha'oir—
'S cha leigear air di-chuimhn'
An diadhair, a dhiadhachd, 's a' ghaol,—
Mar tha e 's an àl so,
Bidh iomradh 's gach àl tha ri teachd;
'S mar thùis is cùr'-fàile,
Bith ainm Dhoctair Chalmers gu beachd.

O! 's trom iad, na buillean,
'S a 's cumanta, guineach, is cruaidh,
Tha 'n Eaglais a' fulang,
O 'n chuir i an cath a bha buan;
'S ioma seòd agus gaisgeach
Bha nan lòchrana lasrach 'na n là,
Tha gun deò, air an tasgadh,
An seòmraichean glaiste a' bhàis.

Tha Sion fo mhulad,
'N a suidhe an duslach 's an luaithr';
'S trom acain a cléibhe,
'S is bithchiont' an deur air a gruaidh;
I cumha nan gaisgeach,
Na seòid nach bu tais, 's nach b' fhann,
'N àm cruadail neo-ghaiseach,
'S neo-ghealtach, 'n àm iomairt nan lann.

Tha i 'g ionndrainn, 's cha 'n ioghn' di,
An diùlnaich bha cùiseil, 's nach b' fhaoin,
Ceann-riaghlaidh a' chomuinn,
'N uair thàr iad a ceangal na daors';
'Dhoctair Welsh, bu shàr dhuin' thu,
Rinn thu 'n gniomh ud a bhuin dhuit, 's bu dual.
Ghluais thu 'n luirg fir do shloinne,
'S cha d' nàraich an t-urram a fhuair.

Tha i 'g ionndrainn a' Bhrùnaich,*
An diadhair bu chiùine, 's bu chaoin;

* Dr. Brown, late of St. John's, Glasgow.

Tha i 'g ionndrainn an diùlnaich
Bu làidir an ùrnuigh, 's an gaol,—
A' ghnùis ud a b' fhìnealt,
'M beul labhradh an fhìrinn gu saor—
Sheas Eaglais a shinnsear,
'S o shlighe na dìlseachd nach d' aom.

Tha i tuireadh Mhic-Bhrìdein,*
Sàr cheatharnach cinnteach gu leòir—
Bu mhòr ann an cridh' e,
B' iad comasan inntinn bha còrr;
Bu mhòr e 'san fhìrinn,—
Bu mhòr ann an dìlseachd do 'n chòir—
Bu mhòr, ach bu shìothchail;
Bu gharg, ach bu mhìn am fear mòr.

Cha bu tais e 'n àm cruadail,
Cha bu tais e 'n àm bhualadh nam beum;
Ged bu tais ris an truaghan—
Ged bu tais e ri uanaibh an treud;
A' chuilc a bha brùite,
An cridhe bha ciùirte fo leòn;
An lìon air bheag smùide—
Cha b' esan a mhùchadh le 'dheòin.

Ach Alastair Stiùbhairt,†
'S e do bhàs-sa a chiùr mi gu geur—
B' òg chaidh thu ri d' dhùchas,
'S cha d' chlaon uaith fad d' ùine 's do ré;
Dheadh mhic an deadh athar,
Bu mhaitheasach flathasach gnàs—
An teangair thug barrachd—
An diadhair bha pailt anns gach gràs.

---

* Mr. Peter M'Bride late of Rothsay.

† Rev. Alex. Stewart, late of Cromarty, son of Dr. Stewart, —first of Moulin, in Athol, and latterly of the Cannongate, Edinburgh.

Dhomhsa b' aithne do bheusan,
'N uair bha sinn le chéile glé òg;
Dhomhsa b' aithne do cheudfaith,
A's d' fheartan a b' eugsamhuil glòir;
Inntinn fharsuing, ro shoilleir,
Cridhe dìreach, gniomh foilleil nach b'eòl.
'S bha do theagasg 's do bheusan
Comhfhreagra' r' a chéil' air gach seòl.

Glòir dhaoine a bhuanachd
Cha d' iarr thu, ged fhuair thu, ged mheal;
O! b' fhaoin leat mar dhuais i,
Oir b' fhios duit nach dual dhi gu mair:
Bha do dhùil agus t-fhiughair
Ris an fhàilte 's am furan a fhuair,
"Gabhsa fois o d' uil' shaothair,
'S meal caidreamh is aoibhneas an Uain."

Gaoir do phobuill cha 'n ioghn' leam,
Ga d' thasgadh 's ga d' fhàgail 's an uaigh—
An gnùis a bhi dubhach,
'S na deòir a bhi sruthadh o 'n gruaidh;
'S ionann 's uain air an spannadh
O 'n chìch thug dhoibh bainne is lòn—
O chomunn am màthar,
Bha na blàs dhoibh, na sgàth dhoibh, 's na treòir.

'S co ionann 's sgaoth bheachan
A' chreachadh, 's a spuinneadh d' am maoin,
Gun dìon air an aitreamh
Thug didein a's fasgadh nach b' fhaoin;
An samhr' air dol seachad,
'S an geamhradh a' teannadh 'n an còir,
'S gun fhios c' àit an cnuasaich
A' mhil 'thaisgear suas nan tigh-stòir.

'S nior leigeam air dichuimhn'
Am fìrean bu dìleas, 's bu chaoin,

Chaidh ri dhùchas 's ri shinnsear,
'S o 'n cos-cheum nach deachaidh a thaobh,—
An Dòmhnullach prìseil,*
Tha 's na h-Innsean gu h-iosal 's an ùir,
'N a chodal an Iosa,
A lean e gu dìleas, 's gu dlùth.

Bu phailt e 'an saothair,
Bu shaoibhir 'an gaol e 's an gràs;
Bu lochran gun smal e,
Bu leòmhan neo-ghealtach gun sgàth.
Bu rùmail a' chridhe,
'S bu chaomh e, 's bu duineil, 's bu bhlàth;
Innsidh Breatunn 's na h-Innsean,
Gur fìrinn a sgrìobh mi am dhàn.

Fhuair gairm, dh' fhàg do dhùthaich,
Is stiùir thu do chùrsa thar chuan;
Thuig thu 'n guth thàin' a' d' ionnsuidh;
B' e guth fir do rùin e 's do luaidh:
'S cha d' iarr comhairl' no seòladh,
Bho fhuil no bho fheòil anns a' chùis;
'S dh' fhàg thu coimhthional brònach,
D' an robh thu a' d' lòchran car ùin'.

'S bu shoilleir do 'n Eaglais
Gu'n do leugh thu do dhleasd'nas air chòir,
Gu'n robh d'fhearta 'comh-fhreagradh
Do 'n aobhar bha 'd bheachd ioma lò;
'S fhuair do shaothair a' ghnùis sin,
B' e t-ùrnuigh, 's do dhùrachd gach tràth;
Ach àireamh do sheula
Cha chunntar gu léir gu là bhràth.

---

* Mr. John Macdonald, late Missionary at Calcutta, son of the late Dr. Macdonald of Urquhart.

'S an leig mi air dichuimhn
An stoc a's an fhriamhach o'n d' fhàs
Fear nam buadhan bu lionmhor,
Bu shaibhir 'an gibhtean 's an gràs;
An t-athair a ghin thu,
An teangair bu bhlasda 's bu mhò,
'S a bu drùightiche teagasg
Thar uile luchd-teagaisg a lò.

'S ro mhaith chaidh do bhaisteadh
Do chòir air an onair a fhuair,
'N uair a thubhairt riut Abstol,
Seadh, Abstol na h-Alba mu Thuath;
Bho Thatha gu Cataobh,
Feadh gharbh-chrioch na h-Alba gu léir,
Ann an saothair bu phailt thu,
'S bha 'n toradh ro phàilt mar an ceudn'.

Bu dòmhail na slòigh ud
A bhitheadh 'an tòir ort gach ceum,
Thar choilltean a's mhòr-bheann,
A' greasad 'n an dròibhean a'd' dhéigh;
'S ioma' ciontach a's truaghan
Fhuair fois agus suaimhneas 'n am feum,
Bho na teagasgan buadhach
Bha 'sruthadh o fhuaran do bhéil.

'S ged bhitheadh le uamhas
An anam fo bhuaireas aig àm,
An cogais 'g an dìteadh,
'Toirt fianuis gu'm b' fhìrinn do chainnt;
An sùil ged bhiodh silteach,
An cridhe làn trioblaid a's bròin,
'S ann ni b' fhaisge a thigeadh—
A bu dlùithe a theannadh a'd' chòir.

Leis an lagh bhiodh tu 'dìteadh
'Ga fhosgladh 's 'ga mhìneach' gu réidh,

Mar so 'g an toirt ìosal,
'S 'g an spùineadh d'am fireantachd féin;
D'an trusgan 'g an rùsgadh,
A' nochdadh nach b' fhiù e bonn stàth—
A' dearbhadh gu soilleir
Gu'n robh iad fo'n mhallachd 's fo bhàs.

Am fàgail 's an staid ud
B' fhad e o d' chleachdadh 's o d' ghnàth,
Oir gràdh thug do pheacaich,
'S thug fianuis mu thròcair 's mu ghràdh;
An gràdh ud tha sìorruidh,
A mhaireas gun sìoladh am feasd,
'Muir mhòr dheth tha 'n Iosa,
'S a bhitheas gu sìor ann gun cheisd.

B'e t'aoibhneas, b'e t'òran,
Do cheòl e bu bhlasda 's bu bhinn,
Bhi 'g innseadh do'n deòraidh—
Do'n anam 'bha leònt' agus tinn;
Gu'm bheil iochd agus tròcair
'An Iosa gun sòradh 's gu pailt,
'S gu'n saor e gu deònach
Gach anam tha brònach 's an airc.

Bu léigh thu 'bha fiosrach
Mu lotaibh na coguis 's a' chrìdh',
Bu léigh thu 'bha iochdmhor,
A labhradh gu macant' 's gu mìn;
A' càramh na h-ìocshlaint
A bheir buaidh thar gach fiabhruis a's leòn,
'Rinn ceartas a riarach',
'Sa cheannaich dhuinn sìorr'achd do ghlòir.

Bu chomhairleach glic thu,
A's b' iomadh ort comhairle 'dh'iarr,
A's gheibhte iad bichiont'
'S gach cèarnadh an ear a's an iar;

'S iomadh snuim rinn thu fhuasgladh
Do anamaibh 'bha'n cruaidhchas 's an daors',
'S tric an cam rinn thu dìreach,
An garbh rinn thu mìn agus caoin.

'An comunn nan uasal
Bha thu uasal a's suairce gun cheisd;
'An cuideachd nan truaghan
'Bhi iorasal, truacant' do theisd;
Le d' mhodh a's le d' shuairceas
'S tric a fhuair thu an cothrom a b' àil'
Gu labhairt mu'n Uan riù,
Ged uime caoin shuarrach a bha.

B' òg a chual' mi do theagasg,
Ged bu bheag dheth a thuig mi d'a bhrìgh,
Gidheadh thàin' e dhachaidh,
A's shàth e mar shaighead a'm' chrìdh';
Rinn an dùrachd a nochd thu
An gràdh a bha 'd labhairt 's a'd' chainnt
Orm drùghadh a lean rium,
'S am bharail a leanas gach àm.

Ach chaidh do ghrian fodha,
Ar leinne gu dearbh motha 's luath;
Mar ghrian feasgar foghair
'Na deannaibh a' greasadh do'n chuan;
Chaidh fodha gu éiridh
Le aoibhneas 'an iarmailt na glòir—
Grian òg mhaduinn chéitein,
Nach ceilear le neul no le ceò.

Do choimeas cha 'n fhac' mi—
Do choimeas cha'n fhaic mi gu sìor;
Fear deas-bhriathrach, smachdail,
Fear ceanalta, cneasda, a's mìn:
Cò ghlacas a' chlàrsach
'Bu cheòlmhor an làimh fear nan duan,

Bho nach faicear gu bràth i
An deas làimh prìomh bhàrd an taobh-tuath!

Ach, O! cuin' a sguirinn
Do m' thuireadh, do m' mhulad, 's do m' dhàn,
'N an ainmichinn buileach
Gach curaidh a sgathadh gu làr?
Bha cuid diubh nan ògain,
Is dealta na h-òig air an gnùis,
Fo dhuilleach bu lòdail,
'S fo 'n mheas a bu bhòiche, 's bu chùbhr'.

Cuid eile dhiubh aosda,
Fo thoradh ag aomadh gu làr,
'S iad a' feitheamh na h-uaire,
Gun eagal no uamhunn roi' 'n bhàs;
Le 'n lòchrana soillse,
A' lasadh 's a' boilsge gu dian;
A' feitheamh, le foighid,
Gus 'n gairmteadh iad dhachaidh gu Dia.

B' e' m peacadh e dhuinne
Ar mulad gu'n rachadh thar chòir,
Ag ionndrainn nan gaisgeach,
Tha 'n tasgaidh car tacain fo 'n fhòid;
Ged chrion iad, ged sheachd iad,
Thig grian orr', thig dealt orr', thig lò:
'S gur subhach an dùsgadh,
'N uair ghairmear o 'n ùir iad gu mòd.

Ged is tosdach gach clàrsach,
Bu mhillse 's bu labhara ceòl,
'S gu measta mar dhànachd
Na dh' fhàgadh a thàradh nan còir;
'S ged nach faicear na reult' ud
A' dealradh 'n ar speuran ni 's mò,
'S nach cluinnear na béil ud,
Bu bhinn leinn bhi 'g éisdeachd gach lò,—

Cha 'n fhàilnich ar misneach,
Ged lagaich car tiota, car uair,
'N uair thàinig oirnn clisge,
Is iomadaidh briseadh bu chruaidh;
Ar n-acair tha cinnteach,
Ar tearmunn, gu cinnteach, cha bhreug;
Faic Iosa, ar n-ìobairt,
Ar ceannard 's ar dìdein nach tréig.

'N a ghàirdein tha dìdein,
Le bhrataich, gu cinnteach, bidh buaidh;
'S da mhòrachd-san strìochdaidh,
'N an aimsir, gach tìr agus sluagh:
Seadh, fòs, aig a' chosaibh,
'Sìos sleuchdaidh, le urram, gach glùn,
'S bidh 'n aidmheil ud coitchionn,
Gur glòirmhor a choisinn e 'chrùn.

---

## AN TUIL.

Tha ghrian anns na h-àrdaibh ag éiridh gun ghruaim,
'S an saoghal bu shàmhach a' dùsgadh á shuain;
Tha ceòlrai na coille a' gleusa 'n cruit chiùil,
Cur fàilt air a mhaduinn le aighear a's sunnd.

Tha maise a' chéitein air réidhlein nam beann,
Air coille nam badan, 's air lagan nan gleann;
Sgaoil samhradh na maise a' bhrat air gach taobh,
'S air aghaidh a' chruinne tha gean agus aoidh.

Tha choille a' lùba' fo dhrùchd a' mhìos Mhàigh,
Barr-guchd air gach fiùran, 's gur cùbhrai' am fàil';
'S am barra nan ògan tha còisridh nam fonn,
Le 'n ribheide ceòlmhor, 's le 'n òrain nach tròm.

Tha canach air mòintich, tha neònein air blàr,
Tha fiùrain a's ògain gu nòsar a' fàs;
Tha fochann air còmhnard, tha lòdail gun dìth,
Le 'phailteas cur sòlas is dòchas 's a' chrìdh'.

Tha 'n ceannaich r'a cheannachd, tha'n treabhaich ri stà,
Tha upraid is iomairt gun tilleadh 's gach àit';
Tha 'm buachail gu h-aotrom ri aodan nan càrn,
Ag iomain nan caorach, 'chruidh-laoigh, a's an àil.

A mach feadh nam bruachag, a's chluaintean an fheòir,
A' mireadh 's a' ruagadh, gun ghruaman nan còir,
Tha 'n comunn is beadraich, clann bheaga mo ghaoil,
Gun chùram 's gun eagal, ri cleasachd neo-chlaon.

Cia nise am bagradh a chuireadh oirnn sgàth,
'Thuirt gu 'n robh 'm breitheamh gu 'r milleadh gun
bhàigh?
E sgeudaicht' le corruich, 's le torran nan spéur,
Chuir an t-saoghail am mugha, a chruthaich e féin?

Faoin sgeul gun fhìrinn, gu cinnteach, a bh' ann,
A' chuireadh an ìre an dìle bhi teann;
Tha gach nì mar bu ghnà, air gach làimh agus àird,
Bho choidil ar sinnsear, tha gach nì mar a bha.

'S e Noah bha baoghalta, a shaothraich cho dian,
A' sgaoileadh an fhaoin-sgeul nach fheud a bhi fior,—
A sgap a chuid stòrais, gun sòradh gun stàth,
Air obair na gòraich—bu neònach sud dha.

Cha chuala mac-samhuilt an naigheachd ud riamh;
'S ciod thuige a ghabhamaid gealtachd no fiamh?
An t-slige 's a' chuach, mu 'n cuairt iad fo stràchd,
Gu'm b' fhada sud uainne, gach smuairein is pràmh.

Ach ciod so a' ghruamaich a chuartaich a' ghrian?
Is ciod so a chuairt-ghaoth tha sguaba nan nial?
"'S e torman a' chaochain o'n aonach a t'-ann,—
'S e anail na gaoithe, o chaoin shlios nam beann."

Tha clanna an aighir an talla a' cheòil,
Gun chùram, gun eagal, ri beadradh mu 'n bhòrd.
Tha 'chuirm air a sgaoileadh, a's aoibh air gach gnùis,
'S chaidh cùram an t-saoghail a thaobh a's air chùl.

Tha 'phìob a's an fhidheal gu fileant ri' ceòl,
Tha 'n t-organ 's a' chlàrsach gu labhar 'n an còir;
Tha 'n t-òran 's an dàn ann, tha àbhachd is mùirn,
Tha 'n cupa fo stràchd ann, fealadha agus sunnd.

Tha 'n t-òganach rìomhach, 's an rìbhinn deas ùr,
Le 'n càirdean, 's an dìlsean gu dìleas r' an cùl;
A' nasgadh am pòsadh, le deòin an luchd gaoil,
Tha aighear a's sògh ann, tha sòlas a's aoidh.

Ach dhorchaich an latha, tha 'n t-athar fo ghruaim,
Tha cuantan a' beuchdaich, 's gur déistneach am fuaim;
Tha 'n talamh a' clisgeadh, 's a' briosgadh gu 'bhonn,
Bhrùchd an cuan thar a' chladaich, le sadraich a thonn.

Chaidh sgaoileadh gu h-obunn 's a' chomunn bha baoth,
O! 's ìosal an cridhe bha mireag ri 'n taobh;
Ri mionaid na h-uaire ghlac uamhunn a's fiamh
An saoghal, mo thruaighe! dh'fhàs suarach mu Dhia.

Tha 'n t-uisge a' braonadh 's a' taomadh gun tàmh,
Tha 'n dìle air sgaoileadh, a' sgaoil' air gach làmh,
'Nuas broilleach gach aonaich a's fraoch bheanna cas,
Tha 'n dìle a' brùchdadh gu dùmhail 's gu bras.

Gu ùrlar gach glinne, o fhireach nam beann,
Tha'n dìle air mhireadh, a' sireadh gu teann.
Tha caoirein tha cràiteach gun tàmh a' dol suas,—
Tha 'n saoghal 'g a bhàthadh, tha 'm bàs a' toirt buaidh.

Tha 'm bàs ann air mhireadh, a' milleadh 's a' sgath,
A sàthadh gu 'n tioma 's gach cridhe a ghath;
Mar iolair an fhàsaich, le àbhachd gun truas,
Ag òl a seachd sàth do bhlàth-fhuil nan uan.

Tha 'n dìle a' sgaoileadh gu h-aognuidh 's gu bras,
An dòchas nach faoin e gu 'm feudar dol as!
Tha 'n òige 's an aois ri saothair gun stàth,
A glacaibh an aoig ud cha saorar gu bràth.

Nach cruaidh i, a' ghàir ud, tha 'n dràst a' dol suas,
Am bas-bhualadh cràiteach 'measg gàrthaich nan stuagh!
An glaodh a's an iolach tha 'srachdadh nan nial,
Gun dòchas, gun fhiughair ri furtachd o Dhia.

"An cluinn thu sinn idir, am fidir ar càs?
'N do dhiùlt thu gu tur sinn, 'n do liubhair gu bàs?
A sruthaibh do chorruich an òl sinn gu sìor?
Do bhagràdh, mo thruaighe! ged bu chruaidh e gu 'm
b' fhìor.

"Gur ceart i, ar binne, O! 's cinnteach gu leòir,—
Air Dia rinn sinn dimeas—an dimeas bu mhò;
D'a thoil cha do striochd sinn—mheas fhìrinn mar sgleò—
B' e ar dia ar toilinntinn—ar n-iodhal ro mhòr.

"Tha 'm fìrean a chreid thu, 's a' chuideachd maraon,
A' ghluais ann a d' eagal, 's a sheas air do thaobh,
An tearmunn na h-àirce, gun sgàth is gun fhiamh,
Roi' dhoinionn nan àrd-bheann is àrdan nan sian."

Tha 'n dìle a' sgaoileadh, a' sgaoileadh gu bras,
Thar broilleach gach aonaich a's faoin bheanna cas;
Thar fireach gach monaidh, a's slinnein nam beann
Tha 'm bùrlam a' dòrtadh, a' dòrtadh na dheann.

Tha na h-eòin bheaga bhòidheach, bu cheòlmhor 's a'
choill,
Gun iomradh air òran fo dhòltrum is oillt;
Tha 'n spionnadh 'g am fàgail, cha dàn dhoibh bhi buan,
Tha 'n nid bheag 's an àlach a' snàmh air a' chuan.

Tha 'n leòmhan a b' alluidh, 's madadh alluidh nan càrn,
Tha sionnach an t-saobhaidh, a's maoisleach a chà'ir,
Tha damh a' chìnn chabhraich, a's earbag nan tom,—
An comunn a' chèile, dol eug feadh nan tonn.

O! 's cianail a' ghàir ud, 's gach ait agus taobh,
'S is cruaidh i an spàirn gu tàradh o 'n aog;
Tha gach ainmhidh fo éislein, gach creutair fo ghruaim,—
Tha 'n t-uisge ag éiridh, ag éiridh 'na cruaich.

Tha 'n treun a bha gaisgeil, tha 'n lag a bha caoin,
Tha 'n t-òg a bha sgairteil, an glacaibh an aoig;
Tha 'mhàthair 's am macan a' greasadh gu teann,
A' streapadh 's a' dìreadh gu cìrein nam beann.

B'i iomairt a' chruadail gun bhuaidh leatha bh'ann,
Tha 'n t-uisge a' bualadh ri cruachaibh nam beann;
Tha 'n tuil air iom-sgaoileadh air raon agus blàr,—
Thar àirde gach monaidh tha 'tonnan toirt bàrr.

Tha 'n cath air dol seachad, an cath ud bu chruaidh,
A's shìolaidh an eubhach bu déist'neach car uair:
An tuil bhuail a basan, le aiteas a's fonn,
Ag eubhach buaidh chaithream, 's an talamh fo 'bonn.

Faic toradh a' pheacaidh, 's a' bhreitheanais chruaidh;
Faic caoimhneas a's càirdeas an Ard-Righ d' a' shluagh;
An ciontach tha bàite, rinn tàir air a' chòir,
Am fìrean tha sàbhailt, thug gràdh dhi le deòin.

Is faic i an Airc' air bharra nan sùgh,
Gun chombaist, gun acair, gun acfhuinn, gun siùil,
A' gabhail a cùrsa fo stiùradh Mhic Dhé,
'S i torrach le dòchas an òg chruinne ché.

———

## LATHA NOLLAIG.

Caomh fhàilt ort a latha—a latha mo rùin—
A latha uil' airidh air moladh a's cliù;
A Nollaig ged 's doilleir leam 'soilleir do ghnùis,
'S ro aoibhneach do sgeula do'n eùslan 's do'n chiùirt'.

'Ur cleasachd 's 'ur gòraich cha bhòidheach leam fhìn,
'Ur dannsa 's 'ur ceòl cha deònach gu cinnt';
'Ur sùgradh, 'ur mànran, 's 'ur n-àbhachd ro bhaoth,
Le m' chridhe tha tàireil, 's cha 'n àraich dhoibh gaol.

Ge d' nach taitneach le m' chrìdh-sa ceòl fhìdhlean, as
theud,
Ge d' nach blasda, 's nach binn e 's an tiomsa le m' chré;
Tha ceòl tha ro-thaitneach do m' bhlas-sa san lò,
Bheir sòlas do m' aigne am fad bhitheam beò.

Tha naomh cheòl a' bualadh mo chluasan gu h-àrd,
Guth molaidh ro uasal bhios buan anns gach àit:
"Mòr ghlòir anns na h-àrdaibh do Ard-righ na glòir,
Air talamh caomh shlàinte do'n chràiteach, 's do'n leòint.'

'N diugh thùirling feachd aingeal o thalla na glòir,
'N an culaidhibh geala, le farum, 's le ceòl;
Air faiche Bhetlehem O! b'éibhinn, 's bu ghrinn,
Ard fharum an teudan—an sgeul bu ro bhinn.

'N diugh rugadh dhuibh Slàn'ear 'am fardoch na spréidh,
A lùchuirt cha 'n àluinn, ge b' àghmhor i 'n nèamh:
'S mar chomhara gheibh sibh an leanabh ro naomh,
'Sa mhàthair dha 'm fagus, am prasaich nach caomh.

Feuch! acair mo dhòchais, mo shòlais 's mo shìth!
M' àrd aoibhneis fàth m'òrain, mo ghlòir e gu cinnt';
Mo dhìdean fo thruaighe, gach uair e 's gach linn,
'S an ìoghnadh a'm' chluais-sa a luaidh-san ge d' 's binn!

---

## DI-DOMHNUICH CASG.

Ceud fàilt ort a mhaduinn, a mhaduinn an àigh—
'Chaomh mhaduinn gun ghruaman, gun smalan, gun
bhruai'lean,
Ghlan-rosgaibh gun smuairean, làn uaisl' agus gràidh;
Dùisg aoibhneas neo-thruailli' mhaireas buan gu là bhràth.

Biodh do ghrian-sa le h-aoibhneas a' boillsgeadh 'sa dears',
A fògradh 's a' fuadach gach ceathach a's gruamaich'
O gach cridhe tha'n cruadal fo uamhunn a' bhàis—
Dhoibh innis gu'n d' bhuadhaich an t-Uan anns a' bhlàr.

O! giùlain an sgeulsa do'n euslan bhochd, thruagh;
Dha aithris le firinu, dha aithris le cinnte,
Gu'm bheil slàinte 'an Iosa o'n mhilltear 's o'n uaigh,
Do bhraighdibh bochd, dìblidh, fo bhinne ro chruaidh.

Dha innis ge d' shàraich car tràth e na slòigh,
Ge d' dhiùlt iad le tàir e, ge d' mhaslaich, ge d' nàraich,
Ge d' dhìt iad gu bàs e le tàmailt 's a' mhòd,
Gu'n d' éirich an àird e le slàinte 's le glòir.

Dha innis gu'm fac thu sàr ghaisgeach nam buadh,
A' mosgladh 's a' dùsgadh o'n chadal bu chiùine;
Mar a' mhaduinn a ghnùis gheal gun smùrnein, gun
ghruaim,
Gu'n 'chreachadh, 's gu'n 'spùineadh an ùir leis 'san uaigh.

Dha innis gu'm fac thu an gaisgeach nach fann,
Ag éiridh gu buadhach, ag éiridh gun ghruaman,
'N déigh bràighdean bochd truagha 'shaor fhuasgladh á
fang.
O'n bhàs a's o thruaill'eachd le buaidh chath gun taing.

Dha innis gu sìorruidh gur h-e 'n grian e 's an ròd,
Gur h-e 'n dìdein gach là e, gur h-e 'n Slàn'ear gu bràth e,
Gur h-e 'n gaisgeach nach cearr e 'n àm gàbhaidh no bròin,
'S nach dìobair gu bràth e gus 'n tàrr iad gu glòir.

Nach aithris thu'n sgeulsa le éibhneas a's mùirn,
Nach aithris gu luath e do'n lag-chridheach thruagh e,
Ge d' thionndar 's an uaigh e gu truaill'eachd a's smùr,
Gu'n éirich 's gu'n gluais e 'nìos uaipe le sunnd.

Mar chaoin mhaduinn shamhraidh gu'n dealraich a
ghruaidh,
Mar chaomh mhaduinn chùbhraidh, mar mhaoth mha-
duinn dhrùchda,
Gu'm b'i aogasg a ghnùise gun chùram, gun ghruaim,
Gu'n éirich le sunnd e, le mùirn e 's le buaidh.

Dha innis ge d' 's duaichnidh gnùis uaine a' bhàis,
Ge d' 's ogluidh a shealladh, ge caol-shuileach scallach,

Ge aognaidh, ge alluidh, ge sceannach gun àgh;
'S ge d' bhuadhaich car sealain nach meal e am blàr.

Dha innis ge d' rùisg e, ge d' spùinn e do ghruag,
Ge d' chaith e gu d' chùl thu, ge d' thaisg e san ùir thu
Ge d' thionndar gu smùr thu, gu h-ùir a's gu luathr'
Gun creachar d'a chliù e 's gu 'n spùinear d'a bhuaidh.

O! 's binn leam r'a éisdeachd do sgeul-sa, a lò,
O! 's taitneach a' m' chluais e, 's ro bhlasda gach uair e,
O! cluinneam gu buan e a gluasad 'am chòir,
Gun cluinneam le buaidh e ga luaidh ann an glòir.

Gus am faic mi mu 'm choinneamh naomh chomunn nam buadh,
Gus an cluinn mi gu h-àrd e o 'm billibh 's o'n clàraibh
Am fonn ud ro àluinn leam 's gàrdhach gach uair,
Gu 'n d' chreachadh le m' Slàn'ear am bàs a's an uaigh.

---

## AN CRIOSDUIDH AIR LEABAIDH A BHAIS.

Soraidh leat a shaoghail
'Ni'n caoineam idir thu:
Ged bu mhòr mo ghaol ort
'S ge b' aobhach leam do ghnùis;
Bha uair,—ach rinn i caochladh
Bha d' aogas is do dhealbh,
Am bheachd ro mhaiseach, ghaolach,
Ach chaochail i as dh' fhalbh.

'N am bheachd, an tùs mo làithean,
Bu chàirdeil, blàth, ro chùbhr',
T' anail chaoimhneil, chàirdeil,
Do 'm fhàilteachadh le sùnnd;
Ach dhomhsa bu neo-dhìleas,
Neo-fhìrinneach a glòir;
'S bu domblasda a mìlseachd
A dh'aindeoin brìodal beòil.

A' d' thobraichibh a b'ùrair—
A' d' shruthaibh siùbhlach, dian,
Do dh' òl mi, cridheil, sunndach,
Car ùine mar mo mhiann;
'S ge b' bhlasda leam mar bhùrn e,
'S ge b'ùrar e do'm bheul;
Do tharruing mi do m' ionnsuidh
A' ghrùid maraon ris féin.

A bheantaidh corrach, àrda—
A ghleantaidh àluinn, gorm:
Soraidh agus slàn libh
Tha trà dhomh nis bhi falbh;
'S ged sgàilear sibh o m' shùilean,
Le ceathach dùmhail bàis,
Cha tuir mi sibh 's cha'n ionndrainn
Tha'm fhradharc dùi'ch' is fearr.

'San uair so, ged nach éisd mi,
Ri d' ghuthsa, 'Dhé, a'd' chùirt,
'S do mholadh ged nach seinn mi,
Le d' phobull mar mo rùn;
Cha bhi mi dubhach, deurach,
Fo éislein no fo bhròn,
Oir cluinnidh mi, a's éisdidh
Do chliùsa Dhé an glòir.

Tha'm feasgar orm a' ciaradh,
'S mo ghrian a' triall tre neòil;
Tha 'n oidhche orm ag iadhadh
A's siorruidheachd 'a m' chòir,
'S ge eagallach, le 'umhais
Tha'm bàs 'san uair do'n fheòil;
Tha gàirdean treun 'g am chuartach',
'S am buachaille am chòir.

Fàilte ort a shiorruidheachd,
A là neo-chriochnach buan,

A chuain gun tràigh, gun lionadh
Se 'm iarrtas dian 'san uair,
Mo bhréid 's mo sheòl a sgaoileadh,
'S air d' uchd nach traoigh bhi 'snàmh,
Gus' n ruig mi 'n caladh aobhach
'Sa 'm bheil m' Fhear-gaoil a' tàmh.

---

## UISGE NA BEATHA.

TAISB. xxii. 1,

'S e Eòin fhuair an sealladh—
An sealladh ro ghràsmhor;
An sealladh do labhairt—
An sealladh ro àghmhor;
'N uair o chathair na Trianaid,
'Na fhianuis 's na làthair
'Bhrùchd uisge na h-abhunn
'S am bheil glanadh a's slàinte.

An abhainn neo-thruaillidh
'N am buadhan nach fàilnich,
Gun ghoinne air uisg' innt'
'N tart earraich no samhraidh;
Na h-ìocshlainte dhrùighteach
'Dh'anam ciùirte a's cràiteach,
'Ni ghlanadh a's ionnlad,
A's iompach' gu slàinte.

'S cha shruthan beag, suarrach,
'S uisge ruadh troimhe chéil' ann,
Na tàchar dubh mòintich;
Gun bheò-shlaint, gun éifeachd,
Losgain 'g iomairt an smàg ann,
'S nithibh grannda a's déistineach,
Ach fior-uisge fallan, gun ghaine, gun éiric.

'S ionann 's tobar nan gleanntan,
'S nam beanntainean fàsail,

Nach tiormaich 's an t-samhradh,
Ge d' thig cranntachd a's blàths oirnn;
A bhrùchdas gun ghoine,
Mar ghloine cho àillidh
An tobar o'm bruchd sud,
Am bùrn a tha slàinteil.

A' chuisle bheò, fhallain
'M bheil anam a's tàbhachd,
'Chasgadh ìota gach cridhe
'Tha tioram a's tràighte;
A mhaireas gu sìorruidh
'N a h-ìocshlainte ghràsmhoir,
Ag ùrach' a' chridhe
Gus 'm brisear fo bhlàth e.

Tha 'n abhuinn so 'treòrach'
Do 'n mhòr chuan o'n tàinig;
An cuan sin gun chladach,
An cuan sin gun tràghadh,
An cuan sin gun lìonadh,
Cuan sìorruidh a' ghràidh sin,
'Tha neo-chriochnach 's an Diadhachd
'S tha 'n Criosd 'na mhuir shlàinte.

Tha 'm beò-uisgs' le 'fheartan
Air a thairgse gu saibhir
Do gach anam 'tha tartmhor,
Do gach neach leis an àill e,
O! thigibh a's faicibh,
O! blaisibh, a chàirdean,
O! òlaibh gu pailt dheth,
O! gabhaibh 'ur sàith dheth.

An caithear 'ur maoin leibh,
Air plaosgaibh bochd, falamh?
C'arson 'ur ro shaothair,
Air faoineis neo mhaireann?

Eisdibh riumsa le dùrachd,
Cuiribh ùigh ann am ghealladh,
'S bidh mi 'm dheoch a's 'am bhiadh dhuibh,
Gu sìor a bhios maireann.

Cha 'n 'eil tobar 's an t-saoghal
Nach traoigh a's nach fàilnich;
Cha 'n 'eil cìoch nach 'eil seasg ann
'N uair a dhruideas am bàs oirnn—
Cha'n 'eil saibhreas no beairteas,
Cha 'n 'eil maise no tàbhachd,
Cha 'n 'eil inbhe no urram
Gu buileach nach bàsaich.

Cha toir thu do d' bheairteas,
Aon dadum fo'n fhòd leat;
'S cha dean e do sheasamh
'N uair ghreasar gu mòd thu:
Cha chlaonar am Breitheamh
Bho shlighe na còrach;
'S cha chàm e an dìreach
Air mhìltean do'n òr dhearg.

Air gach cusbair 's an t-saoghal
Thig caochladh gu h-aithghearr;
'S mairg a bheireadh a ghaol doibh
'S nach fhaod iad bhi maireann;
'N uair nach 'eil annt' ach faileas
A dh'aindeòin am bòichead;
'S a mhillear iad baileach
'N uair thàrlas am mòd oirnn.

'S mairg a dheanadh a thaisgeach
Do dh'aitreibh cho fàilneach;
Do dh'aitreibh cho suarrach
'N àm cruadail a's gàbhaidh:
'S mairg a chàrnadh a stòras
'S an t-òr d'am bheil gràdh aig,

Ann am bothan cho breòite,
'An tigh-stòir cho neo-shàbhailt'.

Tog t' inntinn gu h-eallamh
O'n talamh, do dhùchas,
'S na bi air do mhealladh
Le barail gur fiù e;
Oir meallar gu brònach
A'd' dhòchas 's a'd' dhùil thu,
'S mu gheall e dhuit sòlas
Bheir dòlas nach sùgradh.

'N uair dhlùitheas am bàs ort
'S beag 's fheaird thu 's an uair sin
An saoghal le 'chàirdeas,
'S gach àgh tha mu'n cuairt air;
Cha cheannaich e sìth dhuit,
Na ìoc-shlàinte bhuadhaich,
'S cha 'n fhuadaich le 'bhriodal
Geilt-chrìdh' uait is uamhunn.

O! Ard Righ na glòire,
Le deòin cròm do chluas rium,
Le d' spiorad d' an treòrach'
Thoir eòlas do'n t-sluagh ort:
Dùisg ìota 'n an anam
Nach fannaich 's nach bàsaich,
Gus an caisgear gu baileach
'An abhuinn do ghràidh e.

---

## CRAOAH-SGAOILEADH AN T-SOISGEIL

### 'AM MORTHIR AGUS EILEANAN NA GAEDHEALTACHD.

Tha sgeul 'ga sheanachas air feadh nan garbh-chrioch,
'S cha sgeul tha searbh e gun tairbh', gun bhrìgh;
Cha sgeul gun bhlas e, cha sgeul gun snas e,
Ach sgeul ro-thaitneach 'cur neart 's a' chrìdh':

Cha sgeul no eachdraidh air spùinn no creach e—
  Cha sgeul air gaisgeadh, no taip, no strì;
'S cha sgeul air caonnaig, no liodairt dhaoine,
  An sgeul ro aobhach tha sgaoil' 's an tìr.

'S e sgeul a's binne, 's e sgeul a's grinne
  Tha 'm beul gach fine 'an Innsegall;
An sgeul tha 'n dràsda aig lag a's làidir,
  A sgaoil 's gach àite a bhos a's thall:
'Cur neart 'an càileachd, 's ag aiseag slàinte
  Do dhaoine sàruicht' le euslaint chruaidh;
Ag aiseag sìth dhoibh, 's a' fògradh strì uath',
  'Am briathran mìne, ro shìobhalt', shuairc'.

Bu bhochd ar càramh 'n ar n-uain gun mhàthair,
  'Sìor dhol air fàrsan o 'r leas 's o 'r sìth;
Gu doilleir, ànnrach, a' siubhal fàsaich,
  Gun ionad tàmha, gun àite dìon;
Air uideal daonann, 'sìor dhol air faontra,
  Gun iùil-fhear gaolach ag aom 'n ar còir,
A' nochdadh gràdh dhuinn, 's a' deanamh bàigh ruinn,
  A' strì gu 'r sàbhal' o 'r nàmhaid mòr.

Bu bhuan ar n-oidhche, gun reul 'toirt soillse,
  'N uair bhrùchd oirnn boillsgeadh o ghrian an àigh;
Bu bhuan ar geamhradh, ach thàin' an samhradh,
  'S bidh meas nach gann air gach crann a's blàr;
Luidh dubhar 's ceò air gach àrd a's còmhnard,
  Bu chianail, brònach ar dòigh 's ar càs,
Air bheagan eòlais, air bheagan dòchais,
  A bheireadh sòlas ri dòruinn bàis.

Ach nis o'n dhealraich caomh ghrian an àigh oirnn,
  Thig latha 's fhearr oirnn le blàth's a's sìth;
Thig solus uaipe a sheòlas suas sinn,
  Le blàth's a dh'fhuadaicheas fuachd o'n chrìdh':
Bidh 'n cridhe seachdta, an cridhe meata,
  An cridh' a chleachd 'bhi gun neart gun chlì—

Mar chraobh 's an t-samhradh air triall do'n gheamh-
radh,
Le meas nach gann oirr', 's cha 'n fhann a bhrìgh.

Bidh snuagh air aonach, bidh feur, bidh fraoch ann,
Bidh trusgan caoin air gach aodan lòm;
Bidh sgeadach' uain' air gach àite duaichnidh,
Bidh aoidh a's snuagh air gach glaic a's tòm:
Bidh 'm fonn nach géilleadh do lòn 'n a sheusan,
Ach luibhean breuna gun fheum, gun stàth,
'Toirt stràchd nach suarrach do thoradh luachmhor,
'S an àm am buainear e, 'nuas gu làr.

Bidh 'm fonn bha tartmhor, ge d' thigeadh dealt air,
A' brùchd gu pailte le uisge beò;
'Na shruthain shiùbhlach a's iad ag ùrach'
Gach lusan cùbhraidh a chaill an deò:
Tha beatha 's tàbhachd 's an uisg' nach fàilnich—
Tha neart a's slàint' ann gu bràth nach tréig;
Cha reodh an geamhr' e, 's cha deubh an samhr' e—
Ri teas no cranntachd cha téid e eug.

'S am fonn bha fuaraidh, a ghnàth fo ghruaman,
Thig caochladh luath air o fhuachd gu blàth's;
Thig teas o 'n ghréin air a bheir gu feum e,
A bheir air géilleadh, 's cha bheag an stràchd:
Bidh prìomh gach pòir ann, bidh cruinneachd 's eòrn'
ann,
Na h-uile seòrsa ach pòr gun bhrìgh;
'S 'n uair thig an tuath'nach 'an àm na buana,
Cha bhi gnè ghruamain 's an uair 'na chridh'.

Mar sgiobadh bàtaidh feadh thonnan gàbhaidh,
Gun stiùir, gun ràmh ac' gu snàmh gu tìr;
Gun chairt 'thoirt iùil doibh, gun reul gu'n stiùireadh
Gu cala rùnach nan ciùin uisg' mìn;
'Am builsgein oidhche, gun dearsadh soillse,
Làn geilt a's oillte le cridhe brùit';

Bha Clann nan Gàedheal ùin' fhad air annradh,
  Ach bhris an là orr', 's tha 'n tràigh dhoibh dlùth.

Tha 'n cala prìseil, an cala rìoghail,
  Cala sìochail nam mìn uisg' ciùin—
An cala luachmhor, gun stoirm, gun bhruaillein,
  A' teachd 's an uair so 'am beachd an sùl;
A's air an tràigh ud tha 'n comunn gràdhach—
  Buidheann àluinn mo ghràidh 's mo rùin,
A' smèid le 'n làmh oirnn, 's le'n sealladh 'g ràdh ruinn,
  "Grad thigibh 'n càirdeas Ard Rìgh nan dùl."

---

## AM BOGHA-FROIS.

A chusbair àluinn, ghràsmhoir, òrbhuidh,
Urrais àird air slàint' a's còmhnadh,
Biodh t' fhiamh ghàire ort an còmhnuidh—
Seall 'an gràdh orm ri uchd dòruinn.

'N uair a reubas stoirm an t-athar,
'Cur nan dùil' air mhire-chatha,
'Luidheas oidhch' air uchd an latha,
Faiceam soillse do ghnùis fhlathail.

Cuir an céill dhomh, 'theachdair' dhìleis,
Gealladh aoibhneach Dhé na fìrinn;
Innis dhomh am briathraibh mìne,
Chaoidh nach sgriosar sinn le dìle.

'N uair chithear thu, a dhrochaid bhòidheach,
Crocht' os cionn nan tuilte mòra,
Seallams' ort 's an àm le sòlas
Mar an ròd gu rìoghachd na glòire.

Seallam ort, a choroin sgiamhaich,
Mar roi'-earlais air Mac Dhia dhuinn,
'Chleith san fheòil àrd ghlòir a Dhiadhachd,
Ri 'n sìor sheallam ri àm diachuinn.

'N uair bha mi 'm leanabh eatrom, gòrach,
'Dearc' le h-ìoghnadh air do bhòichead,
Dh'innseadh dhomh, mar sgeul gun sgleò e,
Na 'n glacainn thu gu'm meallainn stòras.

O raon gu raon 's tric chuir mi 'n ruaig ort,
'S an dòchas bhaoth gu'n d' thugainn buaidh ort;
Ach char a's mheall thu mi ga m' bhuaireadh,
Mar iomad faileas faoin o'n uair sin.

Ach ged 'mheall thu mi a'm' bharail,
'S nach do chum thu rium do ghealladh,
Ged a chaochail glòir do ghathan,
'S ged a sgaoil iad feadh an athair,—

Dearcam ort, 's na ceileam uam e,
'N Ti nach tréig mi ri uchd cruadail—
'N Ti bheir slàinte dhomh a's sòlas,
'S leis nach meallar 'chaoidh mi 'm dhòchas.

'N uair bhios tuiltean 'brùchd air m' anam,
'S tonnan buaireas a' dol tharam;
Le sùil creidimh riut 'an còmhnuidh,
Ios'! bi dhomhs' a'd' bhogha dòchais.

---

## AN NEOINEIN.

'A neòinein bhàn a's àillidh snuadh,'
Le crìdh' nach fuar ort dearcam dlùth;
Tha geal a's dearg 'comh-ghleachd a'd' ghruaidh,
'S is doirbh r'a luaidh gach buaidh tha 'd ghnùis.

'S tu lus a's àilt' tha fàs air raon,
Mar òigh' gun ghaoid do chaoin chruth bàn;
Gu nàrach, gràdhach, màlda, maoth,
Dearg-bhileach, caoin-gheal, aoidheil, tlàth.

Am maduinn chiùin-ghil, chùbhraidh, chaoin,
Mar neòinein maoth air raon nam blàth:
Do ghrian nan gath le barrachd gaoil
A sgaoil a chaoin uchd gaolach, tlàth.

Mac-samhailt so do ghrian nan gràs,
Le barrachd gràidh 'an càirdeas dlùth,
Air m' anam 'dearsadh 'ghathan blàth,
A's dhasan ìocam gràdh a's cliù.

A's ge d' thig dubhar air mo là,
Car tràth ge d' shnàmh mo ghrian tre neòil,
Mar neòinein maoth ge d' fhaigheam bàs,
'S ge d' shearg mo bhlàth car tràth fo'n fhòid.

Orm ruigidh earrach, drùighidh màrt,
Le dealta tlàth, 's le gathaibh caoin;
Orm dearsaidh grian a's boillsgidh là,
Gu bràth nach sgàilear le dubh-neòil.

'Am neòinein gràidh fo sgàil nan geug,
A chaoidh nach cail 'an sgèimh no'n snuadh;
Le m' bhroilleach sgaoilte ri caomh ghréin,
'Am maduinn chéitein, shèimh, bhithbhuan.

Fo sgàil nan craobh tha 'm flaitheas Dhia,
Air bruachaibh sgiamhach nan sruth beò,
Cha lot a' ghealach mi no ghrian,
'S gu sìor cha sheachd 's cha chrìon mo ghlòir.

---

## AM BIOBULL.

Co dh'innseas dhomh cò dhealbh na saoghail?
'S na nèamhan àilt gu h-àrd a sgaoil,
Os ceann na talmhainn fhalamh, fhaoin?
Am Biobull.

Cò thug dhomh sgeul air tùs gach ni—
Cò thug dhoibh bith, a's cruth, a's brìgh,
Le mais' a's oirdheirceas gun dìth?
Am Biobull.

Cò dh'innseas dhomh mar las a' ghrian
A lòchrain ghlòrmhor, lasrach, dhian?
O shiorruidheachd gu bheil thu Dhia?
Am Biobull.

Cò thug dhomh sgeul mo chruitheachd féin?
'S mo cheud staid shon' am pàras Dhé?
M'àrd smachd os ceann gach ni fo'n ghréin?
Am Biobull.

Cò dh'innseas dhomh gur àrd thu, Dhé,
Os ceann mo smaointean lag gu léir,
Do ghlòir gu'n lion i talamh 's nèamh?
Am Biobull.

Cò dh'innseas dhomh le dearbhadh fior
Mar bhris mi'n tùs do lagh, 's do riar?
'S mar chaidh air seachran o Dhia?
Am Biobull.

Cò dh'innseas dhomh mo chor an tràs,
Gu firinneach gun bhreug, gun bhàigh,
'S gach fòtus a tha 'm chridhe 'tàmh?
Am Biobull.

Cò thug dhomh sgeul mu'm staid air tùs,
Mar thréig mo neart mi a's mo lùths,
A dhìt 's a chasaid mi 's gach cùis?
Am Biobull.

Cò 'n sgàthan anns am faic mi féin
Gach gràinealachd tha 'tàmh a'm' chré?
'S gach dubhailc fholaicht' tha fo m' sgéith?
Am Biobull.

Cò thilg fo smalan mi 's fo bhròn,
Le bhagraidhibh ro chruaidh a leòn?
'Shàth saighead chorranach a'm' fheoil?
Am Biobull.

Cò, 'n uair shaoil mi a bhi saor,
A thilg 'an geimhlibh mi, 's an daors'?
A dhruid a steach mi air gach taobh?
Am Biobull.

Cò, 'n uair ghlaodh mi ann am chàs,
A dh'fhosgail bealach dhomh chum slàint'?
A bhris gach cuibhreach dhiom a's sàs?
Am Biobull.

Cò, 'n uair luidh oidhch' a's gruaim
Air uchd m' anama, 's a bheuc cuan,
A labhair sìth ri m' chogais thruaigh?
Am Biobull.

Cò 'thaom gathan gréin' a's là
Air uchd m' anama le caoin dhears',
A lion le solus e 's le blàth's?
Am Biobull.

Cò 'sgap an duibhre a's a' mhùig,
A chlaon, a dhall, 's a mheall mo shùil?
S' a threòraich mi mar lòchran iùil?
Am Biobull.

Cò an tobar fallan, fuar,
'Chaisg dhomh m' ìota 's an an-uair,
Do m' chrìdh' thug fionnaireachd gu luath?
Am Biobull.

'N uair bha Sàtan orm 'an tòir,
Gun ionad dìdein dlùth a'm' chòir,
Cò rinn furtachd orm a's fòir?
Am Biobull.

Cò a' chruit a's binne ceòl?
Ciod an sgeul is binne glòir?
Ciod an taisg-thigh 's luachmhoir' stòr?
Am Biobull.

Do 'n truaghan a tha loite, brùit',
Do'n anmhunn a tha lag a's ciùirt',
C'àit' am faighear slàint' a's lùth's?
'S a' Bhiobull.

C'àit' am faigh an t-acrach lòn?
Am pàiteach fior-uisge r'a òl
A bheir an t-anam seargta beò?
'Sa' Bhiobull.

A fhradharc, c'àit' am faigh an dall?
Am bacach leòinte lùgh nam ball,
A bheir gu coiseachd e nach mall?
'Sa' Bhiobull.

Cò bheir subhachas do 'n chrìdh'?
Cò bheir misneach dha a's clìth?
Cò, ged sheachd e, bheir dha brìgh?

Am Biobull.

Cò a shàsaicheas am bochd?
Cò a chomhdaicheas an nochd?
Cò bheir saorsa o gach lochd?
Am Biobull.

Cò bheir air an fhàsach chruaidh
Teachd gu àilleachd agus snuadh?
A sgaoileas maise air 'bhios buan?
Am Biobull.

Fàilt ort féin a Leabhair naoimh!
Fàilt ort féin a theachdair chaoimh!
Fàs am meas am bheachd a chaoidh,
A Bhiobull.

'Am chluais do sgeul biodh binn gu bràth,
Do m' bhlas ro mhilis biodh gach tràth,
Do theagasg biodh a'm' chrìdh' gach là,
A Bhiobuill.

A'd' sgàthan àillidh chunn'cas thall,
An Ti mo shaorsa ghabh os làimh—
An Ti tha seasamh rium an dàimh.
A Bhiobuill.

A chaoidh a'd' sgàthan shoilleir réidh,
Sior dhearcam air, is faiceam e,
Gus 'na ìomhaigh 'n dealram féin.
A Bhiobuill.

O! gabh do thurus do gach tìr,
Le d' theachdaireachd is torail brìgh,
Ag aiseag pheacach dh' ionnsuidh sìth.
A Bhiobuill.

Réidh gu'n robh do cheum thar tonn,
Gu'n cuartaich thu gach tìr a's fonn,
'S gu'm brùchd fo bhlàth gach fasach lòm,
A Bhiobuill.

---

## URNUIGH ANN AN TRIOBLAID INNTINN.

Tha m' anam fo bhròn, tha m' anam fo leòn,
'S ro chianail mo dhòigh 's gur deurach;
Tha m' anam an sàs, an cuibhrichean bàis,
'S cha leighis 's cha slànuich léigh mi:
Tha m' anam á gleus,—ruith, lasaich gach teud,
Rinn m' aighear gu léir mo thréigsinn:
Fuaim aoibhneis no ceòl cha lughdaich ri m' bheò,
Tròm eallach mo bhròin a's m' éislein.

Call stòrais no ni, call slàinte no clìth,
  Call spionnaidh, no spìd, no spéirid,
Cha 'n e tha mi 'caoidh, cha 'n e rinn mo chlaoidh,
  B' fhaoin, an coimeas, mo shuim gu léir dhiubh;
Fàth m' iarguin 's mo bhròin, 'sgach gath rinn mo leòn,
  Mo thrioblaid, mo dheòir, 's mo dheuchainn—
Easumhlachd mo chrìdh' do thoil an Ard Rìgh,
  'S nach 'eil mi 's gach ni 'toirt géill dhith.

O d' fhaighidinn chaoin, o d' iochd do chlann-daoin,'
  'S do thròcair ro shaor do'n fheumach,
Cha d' fhògradh o d' ghràdh, cha d' fhògradh o d' ghràs,
  Gu buileach 's gu bràth gu h-eug mi:
A tobar do ghaoil, an tobar nach traoigh,
  Tobar glanaidh a's saors' nan ceudan;
Biodh m' anam sìor òl do'n ìocshlainte chòrr,
  Culaidh leighis gach leòn 's gach eucail.

O! faiceam do shlàint', O! blaiseam do ghràdh,
  Biodh dealta do ghràis a' braonadh,
Air dithreabh mo chrìdh', 'am fàsach gun bhrìgh,
  Neo-thorach le ni ach faoineis;
'S nach friamhaich ann pòr, 's nach abuich ni's mò,
  Ach luibheannan feòlmhor, breuna:
'N sin fàsaidh gun dì gach siol a's mò brìgh,
  'S bheirear glòir do'n Ard Righ d'a réir sin.

Sgap gach dubhar a's ceò, 'dhall m' inntinn le'n sgleò,
  'Chleith solus an lò 's na gréin' uam;
'S biodh gathanna blàth an t-soluis 's an là
  Bho ghnùis t-Aon-ghin a' dears', a Dhé orm:
O! deansa mo dhìon, a's saor o gach lìon
  'Sgaoileas nàmhaid mo shìth gu m' léirsgrios;
Trìd laigse thoir buaidh, le d' ghràs cum mi suas,
  'N àm teanntachd no cruas na tréig mi.

'S cha saorsa a mhàin o dhaorsa a' bhàis
  Tha m' anam gun tàmh an déigh air;

Ach saorsa gu sìor o dhaorsa neo chrìon
  Na feòla tha millteach, éitidh.
O! càirich a rìs t' fhéin ìomhaidh a'm' chrìdh',
  A's sàsaichear m' inntinn féin leath';
'S biodh do thoilsa, a Dhia, mar dheoch a's mar bhiadh,
  'S bi-sa d' chuibhrionn gu sìor thu féin domh.

---

## CEOL.

'S binn caoirean nan caochan 'an aonach nam beann,
'N uair tha'n latha a' sgaoileadh air aodan nan gleann;
'S binn osna na gaoithe, 's gur aobhach a toirm
Air ciùineach' do'n doininn, 's air cadal do'n stoirm.

'S binn co'-sheirm na coille, nan doire, 's nan stùchd,
'S ro bhlasda an ceòl e 's an òg mhaduinn dhrùchd:
O! 'staitneach r'a chluinntinn geum laoigh tigh'n o'n chrò,
'S binn gàirich na tuinne, a's bàirich nam bò.

'S binn naigheachd air caraid chaidh fada air chuairt,
'S cha seirbhe guth leannain dh'fhàs banail a's suairc';
'S ro bhlasda guth màthar làn blà'is agus gaoil—
Mar cheòl iad nach àluinn, nach càirdeil, nach caoin?

Ach tha ceòl ann is uaisle 'na bhuadhaibh gu mòr,
'S tha fuaim ann is binne, 's is grinn' air gach dòigh;
Tha poncan is mils' ann, nach diobair gu sìor,
Gach ceòl 'rinn thu sòlasach 'n oir no an iar.

Nach milis mar cheòl e, nach bòidheach, nach binn—
Guth chlag mhaduinn Dhòmhnuich, nach sonraichte
  grinn?
Na fuinn ud ro àluinn 'tha fàilteach' an lò
A bheannaich an t-Ard-Rìgh gu slàinte nan slògh.

Nach binn a' chruit-chiùil ud, nach rùnach gach ial,
An cridhe trom, brùite ag ùrnuigh ri Dia?
Nach taitneach mar cheòl e, nach bòidheach, 's nach caoin
Guth 'mholaidh, a shòlais, a dhòchais, a ghaoil?

## LATHA 'N TIGHEARNA.

An là so nach tosdach 's nach ciùin!
  Is anail cia cùbhraidh neo-shearbh!
Tha samhchair a's fois air a ghnùis,
  'S e'n saoghal dh' fhàs diùid agus balbh;
Cha 'n fhaicear, ged sheall air gach làimh,
  Aon duine na ainmhidh ri stàth—
Tha gach creutair 'n an ionadaibh tàimh,
  Gu taingeil, cur seachad an là.

Tha gach ionad bha luaineach a's làn,
  Gun iomradh air stàth no air sùrd:
Mar cluinnear gùth ùrnuigh no dàin
  A' dìreadh gu àrd Rìgh nan dùl:
Tha 'n saoghal air aomadh 'na shuain;
  Cha 'n fhaicear ann gluasad no saoith'r—
'S cha chluinnear ann tartar no fuaim
  Ach guthanna uasal a's caoin.

Tha 'n uiseag a' gleus' a cruit-chùil—
  'S am brùdhearg gu sunndach ri ceòl—
An smeòrach, 'n an comunn le sunnd,
  'S an lon-dubh le sùrd mar bu nòs;
Ciod thuige an t-sàmhchair 'san fhois,
  Tha coit-chionta bhos agus thall?
Nach ioghnadh aon bheul bhi 'na thosd?
  'S gu moladh aon teanga bhi mall!

Nach aontaich gach teanga a's beul
  Gu moladh le chéil' anns gach àit';
'S nach aithris le h-aoibhneas an sgeul
  Tha 'ceangailt' gach ré ris an là:
Nach can iad le h-aoibhneas a's ceòl,
  Dhuits' buinidh an lò so a Thriath;
'S mar chuimhne air t' obair ro mhòr
  Dhuits' coimh'dear e 'n còmhnuidh gu sìor.

Nach binn e, an ceòl a tha 'm chluais!
  Nach fonnar, ro uasal a's caoin!
A' dìreadh gu flaitheanas suas
  Ard mholadh an Uain a's a ghaoil;
'S an ioghnadh ged lìonte gach beul
  Le 'mholadh gach ré agus lò?
Ged sgaoileadh le aoibhneas an céin—
  Ged chliùithich le chéil' e gach slògh?

'S an teampull 's an còmhlaich a shluagh
  A mholadh cha'n fhuar a's cha chlìth;
Tha Spiorad 'g an còmhnadh gu luaidh—
  A' gleusadh 's a' gluasad an crìdh';
Oir chunnaic iad aiteal d' a ghlòir,
  'S cha d' cheileadh a bhòichead o'n sùil;
As dh'aontaich le h-aoibhneas a's deòin
  An gaol a thoirt dha a's an rùn.

A chliùsan na faram nan teud
  Is binne gach ré agus ial;
'S a ghràdhsan a's mìlse gach ré
  No mhil thig o 'n chéir tha do'n bhial;
Ach thosd e! is dh'imich na slòigh,
  Gu bòidheach gu'n còmhnuidhean fhéin;
Gu foistinneach, farasda, fòill,
  Le h-inntinnibh stòlda da réir.

Tha 'm feasgar air ciaradh m' an cuairt,
  'S gach creutair air gluasad gu tàmh;
'S air aghaidh a chruinne 's an uair,
  Luidh tosdachd, luidh suain agus pràmh.
Mar cluinnear measg dhuilleach nan crann
  Caomh osnaidhean fann aig a' ghaoith—
'S mur cluinnear sèimh chaochain nan gleann,
  No binn cheòl naomh dhàin agus laoidh.

Cha chluinnear air anail nan speur
  Aon fhuaim a tha eutrom no tròm;

Luidh suain air an t-saoghal gu léir
   Air fireach, air réidhlein, 's air tom.
An oidhche a dù-bhrat do sgaoil,
   Air aghaidh an t-saoghail 's gach àit';
'S tha codal air clanna nan daoin'
   A' braonadh gu caoin a's gu tlàth.

---

## CRIOSD A' GUL OS CIONN IERUSALEIM.

Sheall Ios' air a' bhaile fo mhaladh an t-sléibh,
Am baile a raoghnuich Iehòbhah dha féin;
B' e foirfeachd na maise tàmh ionad a thlachd e,
'N t-aon lùchuirt a bh' aige air thalamh fo 'n ghréin.

Ionad tàmha a mhòrachd, a ghlòire a bh'ann,
A chumhachd 'ga dhìon mar dhìdein feadh bheann;
Bu sgiamhach r'a faicinn nigh'n Shioin na maise,
B' i 'n t-ùr ròs air faich' i, b' i lilidh nan gleann.

Mar leug air uchd òighe bu bhòidheach 'na sgiamh,
Geal, glan mar thùr sneachda air broilleach nan sliabh;
Mar dhealradh na gréine 's an òg mhaduinn chéitein,
Bha teampull an Treun-fhir, an t-aon Dhé tha fìor.

O! nochd dhomh ciod thuige tha Iosa fo bhròn,
Fàth aobhair a mhulaid—ciod thuige a dheòir:
Na deòir tha gu frasach a' brùchdadh fo 'rosgaibh,
Gun toirmeasg, gun ghrabadh, fàth acain, a leòin.

Air chinnt 's mòr an reusan e bhi éisleineach, tròm,
Ag amharc a' bhail' tha 'na luidhe fo 'bhonn;
'S e prìomh bhail' a dhùch' e, 's e àros a rùin e,
'S e ghràdh d'a luchd-dùcha a dhrùigh air a chòm.

'S ioma ni tha 'n a fhradharc nach faicear le càch,
Tha 'shùil-san a' leursain gach beud dha tha 'n dàn;

'An solus a shùla feuch aobhar a thùrsa,
Tha truaighean do chunntas nach tùrar gu bràth.

Tha Sàlem gu h-uallach gun smuairean 'na còir.
A h-òigridh, a h-uaislean làn uabhair a's spòrs.
A sagairt mar b' àbhaist làn mòrchuis a's àrdain,
An fhìrinn cha'n àill leò, cha 'n àill leò a' chòir.

Tha 'cupan a' lìonadh, a' lìonadh gu bras;
Cha bhlasda mar fhìon e, an ìota cha chaisg;
Gidheadh 's fheudar òl leò làn domblais a's dòruinn—
Cha 'n 'eil seòl air a còmhnadh, no dòigh air dol as.

Gheibh iadsan an tomhas a thug iad do chàch;
An naomh fhuil a dhòirt iad, a dhòirt iad le tàir;
Tha 'n fhuil ud ag éigheach gu'n dìolar na féichin
Le fuil a's le creuchdan, le reubadh 's le h-àr.

Tha truaighean a' bhaile 'an sealladh a shùl—
A bhabhuinn, a bhaideil 'n an sad a's 'n an smùr:
Feachd borb ud na Ròimhe air bhoil' air son còmhrag—
Ghéill gach crann agus còmhla, chaidh dòchas air chùl.

Tha teampull an Ard Rìgh, ionad tàmha a ghlòir,
A lùchuirtean àrda 'n an càrnaibh 's nan tòrr;
Am fuil na naomh ìobairt tha 'n sagart 'n a shìneadh,
'S an Léibhteach dìleas 'n a shìneadh 'n a chòir.

Tha Sion 'n a banntraich, na banntraich bhochd thruagh,
A gineil 'n a sràidibh 'n an càrnaibh 's 'n an cruaich;
A mheud 's a tha beò dhiubh 'n am bràighdean gun dòchas,
Aig naimhdean gun tròcair làn mòrchuis a's uaill.

Tha àmhghar 'thug barrachd 'an sealladh nan sùl
'Tha 'sileadh gu frasach air maluidh a' chùirn;
Na truaigheana sìorruidh mu Shion tha 'g iadhadh;
Oir fasgadh fo sgiath-san cha d' iarr i ach dhiùlt.

Cha 'n 'eil dadum tha féineil 'n a dheuraibh, 'n a bhròn;
Cha 'n e geilt a' chroinn-cheusaidh a léir e 's a leòn:

Baisteadh an uamhais cha 'n e tha 'n a smuaintean,
'Cur 'anama fo smuairean a luaisg e cho mòr.

Mòr mholadh do'n Ard Righ, 'n a fhàbhar tha sìth,
A ghràs tha neo-bhàsmhor cha 'n fhàilnich a chaoidh,
'An Iosa tha tearmunn, 'n a ìobairt tha slàinte,
Ach iadsan ni tàir air gu bràth théid a dhìth.

Tha iadsan gun chaochladh, nach aobhach an sgeul!
A chumhachd neo-bhàsmhor cha'n fhàilnich, cha tréig;
Tha 'ghàirdeana sìnte do'n deòraidh 's do'n dìblidh,
'S bidh e gu dìlinn 'n a dhìdean d'a threud.

O! thigibh gun dàil 'n a fhàbhar, a shluagh;
Air 'ur luirg faicibh nàmhaid gun bhàigh 'us gun truas;
Tha ifrinn, tha 'm bàs ann, dian theichibh mar tha sibh,
'S le còmhnadh a ghràis thar gach nàmh gheibh sibh
buaidh.

---

## BEATHA.

Cha 'n e beatha miann na feòla
'Shàsachadh le deòin do chrìdh';
Cha 'n e beatha airgiod, stòras,
Cuirm a's ceòl, a's òl gun dìth.

Cha 'n e beatha òr a's airgiod
Chàrnadh suas 'n an cruaich 's 'n an tòrr;
Cha 'n i beatha beath' a' chealgair—
Dealbh an rìgh a's deiltreadh òir.

Cha 'n i beatha glòir an t-saoghail,
'Tha mar cheò air aodann bheann;
Caochlaideach mar na gaothaibh,
'S faoineis dòchas a chur ann.

Cha 'n i beatha mòrachd, cumhachd—
Inbh' a's urram 'tha neo-bhuan;

Glòir a' chobhair air na sruthan,
  Air a thurus thun a' chuain.

Cha 'n i beatha sgèimh na h-òige,
  Mais' an neòinein air a' bhlàr;
Cha mhair ach sealan beag a bhòichead,
  Théid 'n a smùr a bhun 'sa bhàrr.

Cha bheatha beath' a' ghaisgich—
  Spùinn, a's creich, a's fuil, a's gaorr:
Feuch e taisgte fo na leacan,
  'S cascaraid 'n a thaic' 's r'a thaobh!

'S i beatha eòlas an Fhir-Shaoraidh—
  Tobar gaòil a chaoidh nach tràigh;
'Sruthadh suas 's a' chridhe daonnan,
  'S nach tiormaichear le gaoth a' mhàirt.

'S i beatha gaol Dhé anns an anam,
  Spiorad Dhé 'ga fhadadh suas;
Gaol ge d' chlaoidhear e 'bhios maireann,
  Air gach dubhailc a' toirt buaidh.

Gaol air tùs do Dhia, an t-Ard Righ,
  Gaol do Shlànuighear nam buadh:
Gaol do Spiorad Naomh nan gràsan,
  Gaol osbàrr gu bràth d'a shluagh.

Gaol do'n fhirinn, gaol do'n fhirean,
  Gaol do'n fhìorghloine 's do'n chòir;
Gaol 'bheir fuasgladh ri àm cruaidh-chais,
  Gaol do'n truaghan bhochd gun treòir.

Gaol do'n bhochd, a's gaol do'n bheairteach,
  Gaol do'n ascaoin a's do'n chaoin;
Gaol a shìneas gréim do'n acrach,
  'Réir a chomais 'bheir gu saor.

Gaol tha farsuing, fial, neo-fhéineil,
  Gaol tha tréibhdhireach, gun ghò;

Gaol a dh'éisdeas sgeul an fheumnaich,—
  Seadh, a dh'éisdeas e le deòin.

So i beatha sonas sìorruidh,
  A' bheatha a bheir Criosd d'a shluagh;
Do gach eucail tha 'n a h-ìocshlaint',
  Thar gach nàmh bheir tuille 's buaidh.

So i, iarr i, na gabh diùltadh,
  Iarr le dùrachd 's faighid bhuan;
'S gheibh thu i gu saor, gun mhaoidheadh,
  Air sgàth ùmhlachd bàis an Uain.

'S bheirear leis fadheòidh gu glòir thu,
  'S bidh do chòmhnuidh mar ris féin;
'S gu sìor á tobraichibh a shòlais
  Olar leat gach àl a's ré.

'S ithear leat do mheas na craoibhe,
  'N cois na h-aibhne chaoidh nach tràigh:
Craobh na slàinte a's a' chaoimhneis,
  Craobh an aoibhneis a's a' ghràidh.

So i beatha, so i slàinte,
  Comunn gràdhach Dhé na glòir;
Beatha mhaireannach, neo-bhàsmhor,
  'Bhios gu bràth a' dol am mòid.

---

## AM BAS.

Am bàs nì dhòmhsa tha do thuigsinn—
  Nì tha foluichte o m' shùil;
Nì ge dìomhair tha sàr chinnteach,
  Nì d'an strìochd gach uile dhùil.
Bàs na craoibhe, duilleach seargta,—
  'Culaidh bhainse air a' bhlàr,
Gaoth 'g a sgaoileadh air na raointean,
  Ceann air maoladh 's e gun àgh.

Bàs an fheòir, an ùr ròs bhòidhich,
  Bu nòsaire 's a b' òrdhearg snuadh,
Seachdta, seargta—shiubhail, dh'fhalbh e—
  Thréig a dhealbh e a's a thuar.
Bàs an earraich, bàs an t-samhraidh,
  Feuch an geamhradh, sud am bàs:
Fuachd a's feannadh, sneachd a's gaillionn,
  Thréig an anail iad 's an càil.

Speuran gruamach, gaothaibh fuaimneach,
  Sranna nuas o chruach nam beann:
Loch a's fuaran, 's alltan luaineach,
  'N an lic fhuair gun fhuaim, gun chainnt.
Theich am breac gu grunnd na linne,
  Theich am fiadh gu srath nan gleann;
Uan no meann cha 'n 'eil ri mireag—
  Cuach cha ghoir 'an coill no'n crann.

Feuch eòin an t-sléibh 's an cinn fo 'n sgéith,
  'G am folach féin an còs nam bruach:
A' ghrian neo-shunndach mu éiridh,
  Ach 'n a leum gu dol 'n a suain.
Bàs na bliadhna leinn ge cianail,
  Cha chùis iarguin e no bròin:
Bheir grian an àigh a's dealta blàth,
  Gach ni gu'n àbhaist a's gu'n nòs.

Còmhdaichear a' choill le duilleach,
  Chithear gucag air gach géig:
Sgeadaichear gach srath a's munadh,
  A's beothaichear gach ni a dh'eug.
Cuiridh 'choille 'deise bhainns' oirr',
  Cluinnear càntaireachd a's ceòl:
Subhach 'éibhinn bidh gach creutair,
  A's éisleanach cha bhi ni's mò.

Tha 'm bàs duaichnidh, ogluidh, gruamach;
  Rìgh nan uamhas e gu dearbh:
Bàs an duine thar na h-uile
  Rinn a bheath a dubhach, searbh.

Faic e'm Pàras mar a bha e,
  Creutair àluinn air gach dòigh;
Iomlan e o 'cheann gu 'shàiltean,
  E gun fhàiling a dh' aon seòrs'.

Anam naomha, anam gaolach,
  Teampull 's an robh gaol a' tàmh;
Inntinn fhallain, shoilleir, ghramail—
  Nach bu mhaiseach e mar bha!
Iomhaigh Dhia gu foirfe shios ann;
  Gloin' 's an d' fhoillsich Dia e féin;
'Uile cheudfaidh 'n sìth r'a chéil'—
  Neach d'an tug an Trianaid spéis.

O! bu tràth a chlaon e, bhàsaich,
  Thuit gu làr o àird a ghlòir;
Thàinig smal a's sal air 'anam',
  Rinn e 'mhalairt nach bu chòir.
Thréig a Dhia e, dh'eug a dhiadhachd—
  Dh' fhàs e iarguineach a's truagh;
Dh'eug a shonas—mheall an donas—
  Dhall, a's mheall, a's thug e buaidh.

Luidh tiugh dhorchadas air 'anam—
  Luidh tiugh aineolas mar cheò;
Do gach subhailc feuch e falamh—
  Do gach dubhailc faic e beò.
Feuch 'n a nàmhaid dh'fhàs do Dhia e;
  Faic do'n diabhol e 'toil géill;
Tràill do'n fheòil 's d'a h-anamiannaibh,
  Iad gun taod no srian 'n am beul.

Bàs na colla, 's breun a bholladh,
  'Chairbh, a chlosach gun an deò;
'Tuar mar shneachd', a mais air seachdadh,
  A's air an ais cha phill ni's mò.
Sùil gun leursainn, beul gun deudach,
  Cluas gun éisdeachd, làmh gun chlìth;

Beul gun ghàire, sròn gun àileadh,
  Am bian air fàs gu h-uaine lìth.

Ach an e so 'm bàs gu h-uile,
  Mu'n do labhair mi a'm' dhàn?
'N uaigh 'n do shluig e sìos gu buileach?
  'M buadhaich air gu buan 's gu bràth?
An cadal e 'tha bith-bhuan, sìorruidh?
  Air a' mhìlltear an tug buaidh?
'N do dhruideadh e 's an t-slochd gun ìochdar?
  'N tig gu crìoch gu sìor a shuain?

Gun teagamh 's e so rùn an aingidh—
  Miann an t-seachranaich o Dhia;
Feuch tha sìorruidheachd 'n a bheachdsan
  Na cùis eagail feadh gach iall.
Am bàs cha chadal e gun dùsgadh,
  A chiontaich ge d' 's e so do mhiann;
'S beatha ùr e tha gun mhùthadh—
  Mùthadh air cha tig gu sìor.

Feuch e steach an gleann nan sgàilean—
  Gleann nach àluinn, doilleir, fuar;
'S nochdar lomnochd e mar tha e
  Ann an làthair Rìgh nan sluagh.
"Imich uam," 's e so an t-òrdugh,
  "Steach do m' ghlòir a chaoidh cha téid;
Air mo shlàint' cha ghabhadh eòlas,
  A's do m' òrdugh cha tug géill."

Fuadaichear gu slochd a' bhròin e—
  Slochd na dòruinn 'tha gun chrìoch;
Slochd gun solus, slochd gun sòlas—
  Aigein an eudòchais shìor.
A mhiannaibh truaillidh tha mar bha iad,
  Iad cha sàsuichear a chaoidh;
Aigne 'n tòir air nithibh feòlmhor,
  'G a shàrachadh gu bràth 's ga chlaoidh.

Dealuichte bho Dhia 's bho shonas,
'N a choigreach air fois a's tàmh;
An comunn oillteil dhiabhol 's dhonas,
An loch a' phronnuisc 'chaoidh a' snàmh.
'S ge d' is uamhasach a dhòruinn
'S ann am mòid a théid i 'ghnàth;
'S 'n uair a ghairmear thun a' mhòid e
Ruigidh i fadheòidh a h-àird'.

An sin a' cholunn a's an t-anam
Pòsar ann an ceangal teann;
'S a chaoidh cha lasaichear na bannan,
'S mairidh 'n ceangal tre gach àm.
Feuch a nise duais a' pheacaidh!
Faic a nis an dara bàs!
Gabh le d' uile dhùrachd beachd air,
'S teich o'n chreachadair 'n a thràth.

Iarr a's gheibhear, sir a's aimsidh,
Buail an dorus 's fosglar fial;
Iarr le uile dhùrachd t' anama,—
Air sgàth Iosa sir a's iarr.
'S e 'n diugh latha caomh na slàint',
(Mar bhalbh shruth tha gun tàmh 'dol seach',)
Mu'n iadh oidhche dhorch a' bhàis ort,
'S nach deanar gniomh no stàth le neach.

---

## FLAITHEANAS.

Innis nam flath, innis nan naomh,
Tìr an t-soluis, tìr a' ghaoil;
Tìr a' chiùil a's binne fuaim—
Tìr gun dorchadas, gun ghruaim;
Tìr gun acaid, cràdh, no bròn—
Aros àluinn Rìgh na glòir.

Tìr nan speuran dealrach, glan,
Gun aon neul bheir orra smal;
Gun atharrach' no caochladh sian,—
Gun fheum air gealach, reul, no grian;
Tìr an Uain thug buaidh le 'bhàs,
A grian 's a solus nis 's gu bràth.

Tìr nan tobraichean nach tràigh;
Tìr nan crann nach cail am blàth;
Tìr nam measan blasda, cùbhr',
Tìr nam fonn 's nan inneal ciùil;
Tìr gun osna, tìr gun deòir,
Tìr gun anshocair, gun leòn.

Feuch 'an sud 'n an trusgan geal,
Culaidh dhealrach tha gun sàl,
Gach truailleachd air a ghlanadh uath'
Ann an tobar fola 'n Uain;
Anama saorta, anama glan,—
Ge d' salach bha tha nis gun smal.

Faic an dearsadh tha 'n an sùil,
Faic a' mhaise tha 'n an gnùis;
Cluinn na h-òrain tha nam beul,
Cluinn an naigheachd, cluinn an sgeul;
Sgeul a's binne chualas riamh
Le cluas duine, le cluas Dhia.

Bha sinn marbh ach tha sinn beò,
Fad air seacharan 's a' cheò;
Thréig sinn Dia, mhi-bhuilich sinn
A chuibhrionn luachmhor thugadh dhuinn;
An glaic ar nàmh gu teann an sàs,
Bhuadhaich oirnn an t-olc 's am bàs.

'N ar tràillean bha, (a nis tha saor),
An tìr a' bhàis, an tigh na daors';
'Am plaosgaibh falamh 'g iarraidh lòin,—
'Diùltadh slàinte, gràs a's glòir:

Ar n-aimhleas b' annsa na ar leas,—
Air son léirsgrios abuich, deas.

Ach dh'fhosgladh dhuinn ar sùil 'n a thrà—
Chunncas leinn ar cor mar bha;
Chualas guth a' cholmain chaoin—
Guth an Uain, sèimh ghuth a ghaoil,
Thàir'neadh sinn le còrdaibh gràidh,
'S thugadh sinn gu tìr an àigh.

Ar n-uile shalchar nigheadh uain,
Ghlanadh sinn 'am fuil an Uain;
Sagairt 's rìghrean rinneadh dhinn,
Do Dhia 's do Iosa feadh gach linn:
D'a mholadh-san am fàs sinn sgìth
Thug dhuinn slàinte nis 's gu sìor?

'S airidh 'n t-Uan a strìochd do'n bhàs
Air glòir a's urram, 's cliù gu bràth;
'S airidh esan thug a' bhuaidh,
'Sgrios am bàs, a chreach an uaigh:
Le lot do leigheas lot ar nàmh,
Le 'ùmhlachd, 'fhulangais, 's le 'bhàs.

Le Dia do rinneadh esan dhuinn,
'Na ghliocas, fhireantachd, gach linn;
Le 'spiorad dh'ionnlaid o gach sal,
A's sgeadaich sinn 'an trusgan geal—
'An culaidh ghlan a naomhachd féin,
'Ni sona sinn air feadh gach ré.

Molaibh an t-Uan a fhuair am bàs,—
Molaibh, molaibh e gun tàmh;
Molaibh a thròcair a's a ghaol,
Molaibh 'n uair théid na smàl an saogh'l,
'N uair a sgriosar fonn a's cuan,
Le teine lasrach 'loisgear suas.

Molar 'n t-Uan a fhuair am bàs
Le naoimh, le ainglibh feadh gach àl,—

Le'n clàrsaichean a's binne ceòl
Leò àrduichear a chliù 's a ghlòir
Tré fharsuingeachd an t-saogh'il air fad,
Leò molar e gun sgìos, gun stad.

A's molar e air thalamh fòs,
Le naoimh tha fhathast anns an fheòil;
Leò molar e air son na bha,
Na rinn, na dh'fhuiling e, 's na tha,--
Air son 'fhola 'dhoirt gu saor
'Am meud a thròcair a's a ghaoil.

Molar an t-Athair a's am Mac,
Molar an Spiorad Naomh gun achd;
An Tì a thug a Mhac gu saor
'Na fhullangasaibh nach do chaoin;
An Spiorad fòs bheir neart a's buaidh,
'S a threòraicheas gu sonas buan.

Innis nam flath, innis an àigh,
Air nach ruigear ach le spàirn;
Oir tha 'n t-slighe docair, caol—
Cunnairt lionmhor air gach taobh;
Ach tharta bheirear tuille 's buaidh,
Tre chreidimh ann am fuil an Uain.

---

## RABHADH DO'N MHUINNTIR NEO-IOMP-AICHTE.

Chaidh am Fogharadh seachad, tha 'n Samhradh criochnaichte ach cha 'n 'eil sinne air ar saoradh.—Jer. viii. 20.

A leisgein, grad mhosgail o d' shuain,
Grad mhosgail 's an uair o d' fhois :
Chuir cuibhle bliadhn' eile dhi cuairt,
'S tha aimsir 'ruith luath gun chlos.

Mar amhainn a' siubhal gu dian,
Tha làithe a's bliadhnaidh gach neach;
'S cha dealraich ort gealach no grian
Nan làithean 's nam bliadhnai' chaidh seach.

Tha àm agus trà aig gach nì,—
'S e àm chur an t-sìl am màrt,
Am ghartghlan gach luibhneach gu 'n bhrìgh,
Am fàsach gach nì gun stàth;
Am àitich gach fearainn a's fonn,
Am ruamhar gach tòm 's gach glaic,—
'S an duin' a bheir buil as le conn,
Cha 'n fhaicear e lom n' an airc.

Tha gàradh an leisgein gun dìon,
Tha 'challaid a' crion' air làr,
Tha copag a' fàs ann is feur,
Is cluarain gu dian a' fàs.
'S ged chuir' thu ann sìol do gach seòrs',
A chaoidh cha tig lò 'bheir meas,—
Mur taisg thu an cogul a' d' stòr,
'S mur tional thu lòn o 'n dris.

Mur tional thu figean o 'n dris,
Is fion-dhearc o 'n ghigan-gheur,
Gnè thoraidh cha 'n fhaighear 'na lios;
Gnè thoraidh 'm bheil brìgh no feum;
'S ged ghabhadh an fheòil iad mar bhiadh,
'S ge d' bhiodh iad a' miann da réir,—
An lòn iad do 'n anam chuir Dia,
A ghaoidhein, gun chiall a' d' chré?

Mar Eden, làn aoibhneis is glòir,
Mar Eden, an tòs an t-saoghail,
Mar Eden, 'm fad dh' ìocadh a' chòir,
Le 'r sinnsear', le deòin a's gaol;
Mar Eden, làn sgeudaicht' le mais',
Mar Eden, 'n robh tlachd an Triath,
Mar Eden, bha 'n t-anam làn snas,
Mar Eden, 'na theach aig Dia.

'S tur chaochail a dhreach a's a shnuagh,
'S e fastail na truaigh 's a' bhròin;
'S e ionad na h-euslainte chruaidh,
A lagaich gach buaidh 's a leòn;
'S e dachaidh a' pheacaidh 's a' bhàis,
'S e 'n t-ionad gun àgh, gun ghlòir,
'S e 'n uaigh e do thruailleachd làn,
'S e 'n talla gun ghràdh do 'n chòir.

Tàmh-ionad gach farmad is eud.
Gach toibheum, gach breug a's sgleò:
Teach duaichnidh gach uilc agus beud,
A chual thu fo 'n ghréin ri d' lò;
'S e 'n fhàrdach gun solus, gun ghrian,
An teampull gun Dia 'n a chòir;
'S e altair a's àros an diabhoil,
'S am bheil e a' riaghl' 'n a ghlòir.

'S e Sàtan a dh' fhuasgail gach srian,
A chàraich làmh Dhia 'n a d' bheul;
'S e dh' fhadaidh gach eibhl' anamiann,
Las teine cho dian a' d' chreubh;
'S e chòmhdaich sùil t-anama le ceò,
A mhùch an naomh dheò bha d' chrìdh,
A cheil ort an solus 's an lò,
'S a shìol-chuir gach pòr gun bhrìgh.

'S e shìolchuir gach pòr gun bhrìgh
A' d' anam gun dìth a steach;
A ghoid uait do neart a's do chlìth,
'S na d' chodal a bhriodail seach'.
O! leisgein, cuin' sguireas do shuain?
Nach tàr thu o 'n uaigh a mach,
Mu 'n tuit ort an cadal tha buan,
'S mu 'n tig ort là cruaidh na h-airc.

Tha 'n là sin ag iathadh ort dlùth—
Ort thig e gun sùil r' a theachd;

Mar ghoideas an gaduich' á cùil,
'S cha 'n fhalbh e gun spùinn 's gun chreach.
'N uair dhlùitheas an t-aog ann a d' dhàil,
'S ro fhiata a's grànnd a shnuagh;
'S cha 'n fhògrar a mach e a' d' là'ir,
Gus an cuir e am blàr le buaidh.

Thriall sàmhradh a's earrach do làith',
'S tha thusa a' d' thriall gun saors',
'S cha d' fhògradh an galar 's a' phlàigh
A thilg thu 'n a d' thràill an daors'.
'N sìol chinnich 's a chuireadh a' d' fheòil,
A' d' leanabas 's a' d' òig gu pailt,
An diong e gu suthain, mar lòn?
Na 'n cum e thu beò gun airc?

Luidh sneachda na h-aoise mu d' ghruaig,
Thriall maise do shnuaigh gu léir,
Reodh 'n smior a bha d' chnàimh a's an smuais,
Thraoigh a' chuisle bha uaibhreach' treun;
Dh' eug fradharc a's dèarsa do shùl,
'S cha dean iad do stiùr' mar b' àbh'st;
'S tha dorsan na claisteachd 's a' chiùil,
Air druideadh, gun sunnd, gun stàth.

'M bheil innleachd, no gliocas 's a' bhàs,
Dòigh tàraidh o chràdh 's o thruaigh?
Mar thuiteas a' chraobh air an làr,
An luidh i gu bràth 's gu buan?
An cluinnear an rìoghachd a' bhàis
Aon iomradh gu bràth air saors'?
Na 'm fuasglar o 'n geimhlibh gu bràth,
Na braighdean tha 'n sàs an daors'?

Am fàgar aon chraobh anns an lios,
Mar giùlain i meas a's blàth,
'S ann loisgear, mar chonnadh, gun mheas,
A' chrìonach 's an dris gun stàth?

"Nach leòir iad bhi suidhicht' 's a' ghàr'—
'S do dhuilleach fo stràchd nach faoin?—
Gearr sios iad, 's grad thilg as mo làth'ir,
Ghabh m' anam dhiubh grian, 's cha ghaol."

Nach mithich bhi 'g amharc a null?
Nach mithich chur sùrd air d' fheum?
Nach mithich bhi d' chaithris 's a' d' dhùsg,
Mu 'n crannar, 's mu 'n dùint' ort nèamh?
Mu 'n iadh umad latha a' bhròin,
As latha a' mhòid r' a chùl,—
'S an nochdar am breitheamh 'n a ghlòir,
'S an seas thu 'n a' chòir glé dhlùth?

---

## SEALLADH DO IOSA.

"A Thighearn, bu mhiann leinn Iosa fhaicinn."—Eoin xii. 21.

"Iosa fhaicinn 's e ar dùrachd,
  Tarruing dlùth dha 's e ar miann;
An t-iomradh 'chualas dhùisg ar n-ìoghnadh
  Mu'n Cheann-iùil so thàin' o Dhia."

Feuch, sud miann nan Greugach cràbhach,
  Do Philip rinneadh aithnicht leò;
'S an ath-chuinge cha deachaidh àicheadh,
  Ach ghrad shàsaicheadh le deòin.

Miann an cridhe chaidh 'ghrad shàsach',
  Sealladh 'n àigh do chunnacas leò;
'S chreid osbàrr leò sgeul na slàint',
  Fàth an gàirdeachais bu mhòr.

Criosda fhaicinn leinn an tràsa,
  Mar leòsan chunnacas e ni'm faod;
Cha ruig ar sealladh air an àirde,
  Ionnsuidh 'thabhairt bhiodh e faoin.

Mar an Cruithfhear faodar fhaicinn,
'S na h oibre maiseach 'dhealbh 'sa rinn;
Feuch! iad os ar ceann 's fo'r cosan,
Air gach taobh dhinn, air gach làimh.

Glòir a' ghliocais a's a chumhachd,
Faic i anns na speuran shuas;
Faic i anns gach feur a's duilleach,
'N tràghadh agus lìonadh 'chuain.

Ach ge d' 's farsuing oibre nàduir,
Ge d' is àluinn, ge d' is mòr,
Cha 'n fhaicear annta glòir an t-Slàn'fhir,
Oir thug i bàrr orr' uil' 'an glòir.

An t-sùil dhùinte 's fheudar fhosgladh—
Gloin' a' chreidimh 'ghlac' a'd' làimh;
An t-anam cadalach a mhosgladh—
Sealltuinn fada os do cheann.

Faic e 'm Mac 'an uchd an Athar,
Co-ionnan air gach achd a's dòigh;
Cuspair àrd a ghràidh 's a thlachd,
'Iomhaigh, dealradh glan a ghlòir.

Faic e 'gabhail tlachd 's an t-saoghal
Mu'n robh 'n saoghal fathast ann;
Faic 'n a anam iochdmhor, gaolach,
'Ghlòir a nochd' 'n uair thàin' an t-àm.

"Do thoilsa, 'Athair, sin a dheanamh
'S e sin mo mhiann, mo bhiadh, 's mo thlachd;
'Le m' bhàs do cheartas ni mi 'riarach',
Umhlachd iomlan bheir do d' reachd."

Ann an sonas ge d' bu shaibhir,—
Sonas 'bha gun tùs, gun chrìoch;
Air ar son-ne dh'fhàs e daibhir,
Chum saibhir gu'm biodhmaid gu sìor.

Faic e 'fàgail uchd an Athar,
  Aird nam flaitheas 'us nan nèamh;
Ar daonnachd thuige féin a gabhail,
  'S gach laigse neochiontach 'n ar gnè.

Faic 's a' phrasaich e 's an stàbull,
  Faic 'n a chìocharan beag, fann!
Sud agad a leaba stàta,
  Lùchuirt an Tì 's àird' a t' ann.

Faic a naimhdean dian an tòir air,
  Ge d' is òg e, 's e gun bheud;
Faic o 'dhùthaich e 'n a fhògrach,
  A 's an tòir tha air a dhéigh.

Faic e bochd fad 'uile làithean,
  An t-aran tuir a ghnàth a bhiadh;
B' fhada 'uaith' gach sògh a's àilghios,
  'Bhochduinn bha 's an dàn da riamh.

Faic e an déigh baisteadh Iòrdain,—
  An déigh baist' an Spioraid Naoimh,
Le saighdean Shàtain air a leòn'
  Cò e so abair? Sàr Mhac Dhia.

Bu choigreach air tàmh a's fois e,
  Tric e acrach agus sgìth;
'Dol mu'n cuairt gun tàmh gun chlos e,
  'Teagasg soisgeul caomh na sìth'.

Na h-oibre 'rinn e thug iad fianuis,
  Gu'n robh 'n Diadhachd ann a' tàmh;
'S bha chaithe-beatha 'us a bhriathran
  'Comh-fhreagradh ri gnìomh a làmh.

Thug iad fianuis air a mhòrachd,
  'S air a thròcair mar an ceudn';
Shlànuich, leighis, thug e còmhnadh
  Do gach neach a réir am feum.

'N tròcair ghlanadh leis an lobhar,
'Fhradharc thug do'n duine dhall,
A chlaisteachd thug gu saor do'n bhodhar,
A's do'n bhacach lùs nam ball.

Le focal chiùinich e an doinionn,
Le focal chìosnaich e an cuan;
'S feuch air ball ann sìth a's soinshion,
'S rain' an long am port bha uaip'.

Faic a' chuideachd dhubhach, bhrònach,
'Choinnich e aig còmhla Nàin;
Cluinn na h-osnaidh, faic na deòir
Tha 'taomadh 'nuas o shùil na màth'r.

Stadadh leis 'an sin an carbad:—
"Eirich, 'òganaich, gun dàil."
An spiorad thàrr o thìr nam marbh,
'S dh'aisigeadh e beò d'a mhàth'ir.

Seall air Ios' aig uaigh a charaid,—
Muir' a's Marta dlùth r'a thaobh;
Eisd r'a osnaidh throm 's r'a acain,
Faic beò fhaireachadh a ghaoil.

Aig 'òrdugh charaicheadh a' chlach
'Tha mar ghlais air beul ha h-uaigh':—
"Thig, a Lasaruis, a mach,"
'S feuch ghrad chreachadh i d'a buaidh.

Faic 'n a mhìorbhuilean a thròcair,
Faic a ghaol do pheacaich thruagh';
'S creid mar bha gu'm bi e 'n còmhnuidh,
A's nach traoigh e gu là luain.

Falbh a's beachdaich air 's a' ghàradh,
Cluinn an spàirn a ta 'n a chliabh,—
'Anam Naomh an impis sgàineadh,
Cluinn a thagradh àrd ri Dia.

"Feuch i, 'Athair, uair an uamhais,
Le m' naimhdean chuartaicheadh mi!
Bi-sa dlùth a's thoir dhomh fuasgladh,
Chum fo'n chuail nach fannaich mi.

"Feuch an cupa! 'searbh r'a òl e,—
Cup an dòlais a's a' bhàis—
Searbhadas gach peac' ann còmhladh—
Greas gu m' chòmhnadh, thig gun dàil!

"'Athair, ghlòraicheadh le d' Mhac thu,
Deònaich neart réir tomhas 'fheum;
Thoir-sa buaidh dha 's a' chruaidh-ghleachdadh,
A's leis-san glòraichear thu féin.

"Saor-sa mi o uair a chruaidh-chàis,—
Ach do d' thoil-sa thugam géill;
'Réir mo bhuairidh biodh mo chruadal,
'S glòir na buadha gheibh thu féin!"

Faic a' bhuidheann 'tarruing dlùth dha,
'N uair o ùrnuigh 'sheas e suas;
'N troitear, Iùdas, 'n a cheann-iùil doibh,
Le 'chridhe dùbailte gun truas.

Faic 'n an làimh na clàidh'ean rùisgte,
'S bataibh glacta teann 'n an dòrn;
Lòchrain soillseach 'tabhairt iùil doibh,
'N rùn a thoirt gu breitheamh 's mòd.

Faic a ghluasad sèimh 's an uair ud,—
Feuch gun gheilt, gun ghruaim a ghnùis;
Bha buaidh 'n a fhocal 'chuir orr' uamhas,—
Thàrr air ais iad 's thuit gun lùth.

Faic an sud an Dia 's an Duine,
Naisgte dlùth ri càch a chéil';
Gaol, a's fìreantachd, a's cumhachd
'Comh-oibreachadh gu saor 's gu réidh.

Faic a rithist 's an tigh-mhòid e,—
  A luchd-tòrachd 'casaid cruaidh;
Feuch glòir a mhòrachd anns an dò-uair,—
  'S i sèimheachd mais' a's glòir an Uain.

Leanadh leat o chùirt gu cùirt e,
  Le dùrachd beachdaich air a bheus—
Tosdach, ciùin e, macant', ùmhal,
  Gun smid fheargach tighinn o 'bheul.

Cluinn an iolach,—O nach àrd i!
  Mar fhuaim tàirneanaich nan speur:—
" Bh' uain e! bh' uain e! Ceus gun truas e!
  Ceus gu luath e! Ceus e! Ceus!"

"'N ceusar leamsa Rìgh nan Iudhach,
  (B' e rùn Philait 'chur fa sgaoil)
Buinibhs' ris 'réir lagh 'ur dùthcha,
  O chiont, am bheachdsa, tha e saor."

'S ann an sin a b' àird' a dh'éigh iad,
  "Biodh oirnne uile ciont' a bhàis.
Cha 'n 'eil rìgh againn ach Ceasar,—
  Ceus e, ceus e,—ceus gun dàil!"

S goirt an acain tha 'n a bhroilleach,
  'S iomadh lot 'n a chridhe 's leòn;
Le éigin 'dìreadh sliabh nan olla,—
  'S is tearc, gidheadh, a chomh-luchd bròin.

Bha cuid ann diubh cha 'n 'eil teagamh,—
  'An còm nam ban tha cridhe maoth;
Anns a' chuideachd thàrladh beagan
  'Dh' altruim gràdh dha nach robh faoin.

Bras o'n ruisg na deòir tha 'sileadh,
  Osnaidh 'teachd o ghrunnd an cléibh;
Fàth am bròin cha 'n 'eil r'a shireadh,—
  Feuch, do Iosa thug iad spéis.

'N ann air féin tha smaointean Iosa?
  'N i dhòruinn féin a lot a chridh'?
Ge d' a theirte so cha b' fhìor e,
  Cha bhiodh ann ach barail chlìth.

"Air mo shon-sa, 'mhnai, na guilibh,
  Air mo shons' na silibh deur;
Ach air son nan truaighean iomadh
  Tha 'n dàn araon d'ur sliochd 's dhuibh fhéin."

Mal' an t-sléibh fadheoidh do ràinig,
  'S feuch e spàirte ris a' chrann;
'N a chosan, làmhan feuch na tàirnean!
  'S feuch 'n a àit' e 'n sàs gu teann!

Sud an sealladh 'sgreitidh chunnacas,
  O chruthaicheadh an saoghal air tùs;
Sud an sealladh 's ìoghnadh chithear
  Gus an téid an saogh'l 'n a smùr.

Dh' iath mu'n chrann ud sluagh bu dùmhail,
  Feachd, 'am meud, chaidh thar gach feachd;
Bha luchd-àiteachaidh na glòir ann,
  'S aingle 'n t-sluichd gu dearbh, 's gu beachd.

Tha sùil Dhé air, tha sùil dhiabh'l air—
  Tha sùil dhiadhairean o'n àird;
Tha sùil pheacach 'g amharc dian air,—
  Sùil air Iosa o gach làimh.

Feuch! a' ghrian chaidh air a h-uilinn,
  Dhiùlt i gnùis a thoirt do'n ghniomh;
Feuch an talamh chlisg e, chriothnaich,—
  Thàinig mairbh o'n uaigh a nios.

'N cath bha teth, ach thàinig crioch air,—
  'N deoch bu shearbh ach chaidh a h-òl;
Lùb e 'cheann a's chaochail Iosa,
  'S 'anam thàrr gun dàil gu glòir.

Sud an crann is pailte toradh
Do gach crann a chunacas riamh;
Sud an crann gu sìor a mholas
Saoghal saorta, 's ainglibh Dhia.

Dubhar bheir o theas na gréine,
Glòir a dhuillich 'chaoidh cha searg;
'Thoradh leighisidh gach eucail,
'S dìdein bheir o sgrios 's o fhearg.

'Mheas nach luachmhor e, nach bòidheach!
Gràs, a's tròcair, 's glòir bithbhuan!
Ionaid còmhnuidh 'n tigh a' Mhòr Rìgh,
'S comunn sòlasach an Uain!

Faic an ìobairt, faic an sagart,
Feuch 's e Iosa iad le chéil'!!
Faic 'n a bhàs ro mheud a ghràidh,
A bheir buan shlàinte o gach beud.

Lean a' bhuidheann 'thug o'n chrann e,—
Faic e 'taisgte leò 's an uaigh;
Faic mar rinneadh cinnteach, teann e,
Am freiceadan a sheas mu'n cuairt.

Tosdach, sàmhach, tha car uair e,
'M feadh tha naimhdean subhach, ait;
'Shaoil 's an uair gu'n tug iad buaidh,
'S a thog luathghaire bha pailt.

Tha 'phobull brònach, dh' eug an sòlas,—
Thréig an dòchas iad maraon;
Leig ar dìchuimhn 'ghealladh prìseil,
'Labhradh sìth riu nach biodh faoin.

Ach mu'n d' éirich grian an treas là,—
Mu'n do theich an duibhre dall,
Mhosgail, dhùisg á chadal ciùin e,
Os ceann na h-ùire thog e 'cheann.

'N uair a dh'éireas grian a' Chéitein
  Bheir i leum thar cruach nam beann;
'Dùsgadh aoibhneas anns gach creutair
  A bha éisleineach car àm.

'S amhuil sin a dh'éirich Iosa
  Ann an neart a dhiadhachd mhòir;
Le 'threun ghàirdein gath a' bhàis
  Do spìonadh leis, a's dh'fhàg fo'n fhòid.

Chreach e 'n uaigh a's thug e buaidh orr',
  'S chaidh e suas gu 'ionad féin;
Mòr ghibhtean cheannaicheadh d'a shluagh leis
  'Sheasas iad gach uair ri 'm feum.

Faic an carbad anns an d' fhalbh e,—
  Cluinn buaidh chaithream ait air nèamh:—
"'Dhorsa sìorruidh fosglaibh fialuidh
  "Gu'n tig Ios' d'a ionad féin."

"Cò d' am fosglamaid na dorsan?
  "Cò air so 'tha 'g agairt còir?"
"Tha Righ Iosa 'luidh gu h-ìosal,—
  Feuch so féin Ard Rìgh na glòir."

"Air mo dheas làimh dean-sa suidhe,—
  'S maith do dhlighe air 's do chòir,
Gus an deanam stòl do chos
  Do gach neach nach toir dhuit glòir.

"Feuch thug mi ainm os cionn gach ainm dhuit
  A dh'ainmichear 's a' chruinne-ché,—
Thar gach uachdranachd air thalamh,—
  Thar rìgh-chaithrichean nan nèamh.

"Dhuits' umhal bidh na dùilean uile,
  Bheir gu buil do rùn 's do riar;
Riaghlar leat os cionn a' chruinne,—
  An lagh 's an reachd do thoil 's do mhiann.

" Slat shuaicheantais do rìoghachd ghlòirmhoir
Cha 'n ann do'n òr a rinneadh i;
Cruaidh mar iarrunn bidh i 'n còmhnuidh—
'Strìochdaidh dh'i gach slògh a's tìr."

Feuch e Iosa 'bha 'n a leanamh!
'Dh' altrumadh air broilleach mnà!
'Bha gun tigh, gun bhòrd, gun leaba,
Ionad fasgaidh, àite tàimh!

So e Iosa 'dh' fhuiling tàmailt,
Air an d' rinneadh 'n tàir bu mhò;
Bha 'n a chompanach do àmhghar,
Fad a là 's a chuairt 's an fheoil.

Sud an ceann mu'n d' iath an sgitheach,
Air fhigheadh ann an samhladh crùin,--
A' ghnùis a chòmhdaicheadh le silibh,—
Le basaibh bhuaileadh e 's le dùirn.

Dhasan sleuchdaidh feachd nam flaitheas,—
'Thoil a dheanamh 'n rùn 's am miann;
Luath mar dhealanach an gabhail,
No mar lasair teine dian.

Thigibh, creidibh, gabhaibh tràth ris;
Dàil na deanaibh' greasaibh luath;
Pògaibh e le pòg a' chàirdeis,
'S fhàbhar mealaidh sibh gach uair.

Thigibh 'n cleachdadh creidimh' dòchais—
Na cuiribh teagamh ann a ghràs;
A crann a cheusaidh 'deanamh mòrchuis—
E so 'n a ònar—so gu bràth.

Cluinnibh briathraibh caomh a' chuiridh :—
"Thigibh thugam uile shluagh,
'S o 'ur cionta saorar buileach,
A's 'ur salchar glanar uaibh."

## MUINGHINN 'S AN TIGHEARNA.

A Thighearna 's a Dhia nan Dé,
A'd' ionnsuidh féin gach uair
Grad thigeamsa ri airc a's teinn,
Oir gheibh mi éisdeachd uait.

"Aon olc no urchaid a theachd orm
Ni h-eagal leam 's ni'n càs;"
Oir fòir a's furtachd ni thu orm,
'S cha dìobair thu gu bràth.

'N uair dh'fhailticheas an saoghal mi,
Gu furanach 's gu blàth,
Do d' ainm-sa moladh ìocaidh mi,
Oir uait tha 'ghean 's a ghràdh.

'S 'n uair coimheach, iargalt dh'fhàsas e,
Fo smalan e 's fo ghruaim,
Cha dochain call a chàirdeis mi,
Oir tha mo Charaids' shuas.

A ghaol cha sir 's cha seachainn mi,—
A chall cha dean mo chlaoidh;
'S e Dia mo dhìon, 's na eisimeil
Bha, tha mi, 's bidh a chaoidh.

Tha 'n saoghal carach, caochlaideach,
Ge h-aoidheil e ri uair;
Mar chuibhrionn e cha roghnaichinn,
Cha' n fhaod e a bhi buan.

Mo sheilbh 's mo chrannchur 's Tusa iad,
A Thighearna, gu bràth,
'S cha dìobair thu gu buileach mi,
'S cha bhuin thu uam do ghràdh.

O! thigibh, faicibh 's creidimh so,
Gur maith 's gur milis Dia,
Cha dìobair e na chreideas ann,—
An clogad e 's an sgiath.

## LAOIDH.

IERIMIAH xvii. 5-8.

Malluicht', 'deir an Tighearn Dia,
  An duine sin gun cheisd,
'Chlaonas 'na chridhe o'n Ard Thriath
  'Tha beannuichte am feasd.

Malluicht' gu'n robh an duine fòs
  'Ni gàirdein feòl' a stéigh,
A cnuimh a' deanamh earbs' a's dòigh,
  'S gun chòmhnadh ann ri feum.

Mar chonasg anns an fhàsach chruaidh
  Is ionnan tuar a's blàth;
Nach mothaich maith 's nach caochail snuagh
  Ge d' thionndadh fuachd gu blàths.

Ge d' lùb gach coille fo thròm stràchd
  Do bhlàthaibh 's mheasa trom,
Nach caochail dreach, ach bhios gach là
  'N a chrìonaich ghrannda, lòm.

Ach sona sin an ti do rinn
  A bhun 's a stéidh á Dia,
D' an acair dòchais a's d'an dòigh
  Iehòbhah mòr gach ial.

Mar chraoibh ri taobh nan uisge beò
  A shìn a meòir gach taobh,
'S ri cois nan uisgeachan, le 'deòin,
  A freumhaichean a sgaoil:

Nach caochail dreach, 's nach seac gu bràth
  A dh'aindeoin blà'is a's teas,
A dh'fhanas dosrach, ùr gach tràth,
  Fo stràchd do thoradh 's mheas.

## AN LUNNDAIRE.

Cia fhad, a leisgein, bhios tu 'd' shuain?
O d' chadal cuin a mhosglas suas?
Thoir ort an seillein beag gu tric,
A's fòghlum uaith bhi crionna, glic.

A dh'easbhuidh comhairleach ge d' tha
A' solar lòin tha e gach tràth;
'S an t-samhradh thionail e a stòr,
'S ri fuachd cha 'n fhairich gainne lòin.

O beagan cadail, beagan tàmh—
Beagan pasgaidh shùl a's làmh;
Mar so thig bochduinn ort gun bhàigh,
A's uireasbhuidh mar laoch gu h-àr.

Ri taobh a lios gu'n d' ghabh mi seach',
A's fòs do ghabh mi air sàr bheachd;
A's feuch do chluarain 's ionntag làn,
Bha 'lios gun dìon 's a chòmhl' mu làr.

Beagan cadail, beagan tàmh,
Beagan pasgaidh shùl a's làmh,
A's ionnan 'thàrlas truaigh' a'd' chòir,
A's uireasbhuidh mar ghaisgeach còrr.

# LAOIDHEAN

EADAR-THEANGAICHTE O'N BHEURLA.

---

## URNUIGH.

O Ard Righ na glòire dhomh deònaich do chluas,
Rium aom i 'an tròcair 's mi 'n dòruinn ro chruaidh;
Riut seallam, ort gaiream, 'ghnàth riut tha mo ghlaodh,
Na fàg, O! na fàg mi 'an glacaibh an aoig.

Gu'n pheacaich mi 'd' aghaidh 's làn fhiosrach thu féin,
Gu'n dhìmeas do shlàinte, do d' àithn' nach tug géill;
Tha m' aimsir 'dol seachad, 's mo latha faraon,
'S am fògrar o d' ghràs mi, o d' làithreachd, o d' ghaol?

Mar choran do'n sgitheach air fhigheadh mu'm cheann
Tha sòlais na beatha 'g am bhioradh 's an àm;
Mar thanasg ga m' chlisgeadh le 'n itealaich gharbh,
A' meudach' mo dhochainn le 'm fochaid ro shearbh.

Tha tàirneanach ceartais ri farum 'am chluais,
O'n dh'ionnlad mi m' anam 'ghaol faileas neo-bhuan;
Tha dìol'tas 's feath-ghàir' air a' tàradh 'am chòir,
Ga m' spadadh neo-bhàigheil le tàir air an fhòid.

Ach fhathast, O! fhathast riut leanam gu teann;
O! Iosa na fàg mi, bi 'd sgàth dhomh gach àm.
O! 'n t-slàinte tha dhomhsa 'n crann dòruinn mo ghràidh,
Mo thearmunn, mo dhòchas o dhòruinn 's o chràdh!

## CARRAIG NAN AL.

'N ad dhubhar foluicheams' mi féin,
'Chreag nan àl, a Shlàn'fhir thréin:
'N uair a lotadh aon Mhac Dhia,
A's fuil a's uisge bhruchd á chliabh,
Leò sin o m' pheacadh glanaidh mi,—
Araon o m' pheacadh gin a's gnìomh.

'Am chumhachd féin cha toir gu bràth
Do d' reachd an ùmhlachd 's dligheach dha;
Mo dheòir ge d' shruth gun sgur, gun tàmh,
A's m' eud ge d' las gu dian gach là
Cha dìol iad sud aon pheacadh 'rinn,—
'An gràs 's an tròcair buin-sa rium.

'Am làimh ni'n glacam duais, no geall,
An cranna ceusaidh glacam teann:
Lomnochd, faigheam còmhdach uait,—
Lag, do chumhachd cumadh suas.
Neo-ghlan, glan mi, 'Shlàn'fhir chaoin,
Anns an uisg' a shruth o d' thaobh.

'N uair mo spiorad thiomnam suas
Dlùthaich rium a's taisbean truas,
'N uair gu sìorruidheachd thriallas mi,
'S a nochdar mi 'an làthair an Rìgh,
'N ad dhubhar folluicheams' mi féin,
'Chreag nan àl,—a Shlàn'fhir thréin.

TOPLADY.

---

## REUL NA MAIDNE.

Tha reul ghlan na maidne a' dealradh gu h-àrd,
A' fuadach an dubhair a luidh air gach àit';
Roimh sholus a gnùise theich an duibhre air falbh,
'S tha spiorad a' gheallaidh a' beothach' nam marbh.

Leinn is ait an caomh sgeul o nèamh thàinig oirnn,—
Leinn is ait agus 's aoibhinn gealladh gréin' agus lò;
'Am maise 's an soillse grian chaoimhneil an àigh
Eiridh oirnne gu boisgeil a' spaoileadh an àird.

Bu chianail ar càramh 'an dubhar na h-oidhch',
'S bu mhòr e ar fadal ri latha 's ri soills';
Bu bhicheant' ar n-osnaich, 's bu ghoirt iad ar deòir,
Ach bhuanaich ar misneach gu'n tigeadh an lò.

O! Shioin 's ro fhad a luidh smal air do ghlòir,
'S bu dùmhail 's bu tiugh 'luidh ort dubhar a's neòil;
A's b' fhann e an solus do lòchran thug uaith',
A' nochdadh na slighe o sgrios a's o thruaigh.

Tha Iehòbha a' tighinn, tilg do dhuslach gu làr;
Do chéile do Chruithfhear, glac misneach is fearr.
Gu d' chobhair 's gu d' chòmhnadh tha 'chos 'tarruin dlùth,
A ghnùis mar an solus, 's a ghuth mar theud chiùil.

Mar àireamh nan rionnag s an iarmailt ghlan, chiùin,
Bidh àireamh do chloinne gu Dia 'tarruing dlùth;
'S ge d' 's dubhach an cridhe, 's ge d' snitheach an sùil
Anns an Ti sin a lot iad tha'n earbsa 's an dùil.

Tha do chlannsa, a Shioin, air an teagasg le Dia,
'S is mòr sin an t-sìth a gheibh iad o'n Triath;
'S ge d' bu chruaidh 'n cath a chuir iad, 's na buillean a a fhuair,
Tha thu geal mar an solus, air do choroin tha buaidh.

Do ghràs a's do chumhachd grad fhoillsich, a Dhé,—
Do shagairt làn sgeadaich le d' fhireantachd fhéin:
Do shlàinte dean aithnicht', do ghlòir nochd gu h-àrd,
'S gu'n labhradh iad umad gu cubhaidh 's gach àit'.

O! seall orr' 'an tròcair,—thoir eòlas, thoir saors',—
Foillsich do ghlòir, 's cuir i 'mòid air gach taobh;
Gus an lìonar leath' 'n talamh 's na flaitheanais féin,—
'S gur e Iosa na h-uile gu buileach 's gu léir.

O! thus' a shàr ghaisgich, glac do chlaidheamh gu luath,
A' marcachd a'd' chumhachd le d' bhuille biodh buaidh;
'Bhrìgh firinn a's ceartais 's do neart a thug bàrr,
Biodh do naimhdean a' strìochdadh gu h-ìosal a'd' làth'ir.

Do Dhia bheirear urram a's cumhachd 's gach àit',
'S ni Sion gu buileach a bun a's a ghràs;
Gus fadheoidh mar reul sholuis 'an coron a Rìgh,
'S mar fhoirfeachd na maise gu'n dealraich i chaoidh.

---

## AN CRIOSDUIDH A' CADAL ANN AN IOSA.

O! 's milis do chadal a dhuine le Dia,
O pheacadh 's o thruaighe làn shaor;
Air slighe nan uile do ghabh thu do thriall,
Chum siorruidheachd sonuis nach traoigh.

O! 's milis do chodal a ghaisgich nam buadh,
Tha gach cath agus truaigh' air dol seach';
Mu d' mhaladh tha coron nach searg gu là luain,
'S is dealrach a shnuadh a's a dhreach.

Nach milis a chadal, thàin' a thuras gu crìch!
Nach foistneach, nach sìochail a shuain!
'S cha 'n ioghnadh sin idir oir chaidil e 'n Ios',
'S gur leis-san an rìoghachd bhith-bhuan.

O! gabhaibh 'ur cadal, a naoimh, a's ur fois,
'S a ghràdh leis 'n do ghràdhaicheadh sibh;
'An Iosa 's an d' fhuair sibh gu buan gheibh sibh clos,
O gach àmhghar, gach truaighe a's strìth.

## REUL BHETLEHEIM.

'N uair air caoin uchd gorm nan speur
  Bhios feachd nan nèamh 'n an lòchrain iùil,
A' triall 'n an solus dealrach féin,
  'S i reul Bhetleheim 'bheir aoibhneas dhuinn.

Bi 'd thosd a pheacaich, 's éisd le deòin,
  An ceòl ro ghlòir-bhinn uath' tha sgaoil':
Nach binn, nach blasda air gach dòigh
  Am fonn tha 'dòrt' o reul do ghaoil.

Ri doinionn gharbh, air bhàrr nan stuagh,
  A b' alluidh tuar, 's bu duaichnidh calg,
Ri oidhche dhoilleir, ogluidh, fhuar,
  Do thachair dhomh 'an cuan ro gharg.

Le miananaich a's gàrthaich stuagh,
  A b' aognaidh tuar, do thréig mo chlì,
'N uair dhealraich orm, le fàilt' gun ghruaim,
  Caomh reult mo luaidh le gluasad mìn.

'S a nis 'am chaladh tearuint', ciùin,
  Do reul mo rùin sìor bheiream gràdh,
A's molar leam 'an dàna ciùil
  Reul Iudah 's Bhetleheim gu bràth!

H. K. White.

---

## CRUIT IUDAIH.

'Chruit Iudaih, is grinne 's is binne, grad dhùisg,
  A's seinn dhomh am fonn is rùnaich' leam;
'Am poncaibh is milse 's is dilse le sunnd
  Ard chliuthaich caomh Righ nan Iudhach dhomh.

'N uair ruisgeas an t-Ard Rìgh 'threun ghàirdean gu blàr,
  'S mu 'charbad a thàrlas dubh neulaibh,—
'N uair reubas tein-athair an latha cia 'n t-àit'
  'M bheil fasgadh o'n bhàs r'a fhaotainn duinn?

'S e 'n t-Uan anns an uair ud a chruadail ar sgàil',
  Gus am balbhaich an là 's an ciùinich e;
Air 'Aon-ghin 'n uair a sheallas an t-Athair le gràdh,
  Cha lot, air a sgàth, 's cha chiùr e sinn.

'M fad bhios sinn 's an fheòil a' còmhnuidh 's a' tàmh,
  Bidh an t-Uan dhuinn gach là 'n a chùl-urras;
'S a dh'aindeoin ar peacaidh 'n a mheachain tha slàint',
  'S bidh Dia air a sgàth-san caomhail ruinn.

O! m' anam glachd cruadal, tha 'n uair 'tarruing dlùth
  'N uair nach buanaich an ùir 'n a h-uallach ort,—
'N uair dh'fhàgar d' uil' fhòtus an Iòrdan nam buadh,
  'S an sàr fhuil an Uain théid t' ionnlad glan.

Glan, saor o gach truaill'eachd, bithbhuan, ògail, ùr,
  'An comunn do rùin sìor ghluaisidh tu;
'S air aodann an Athar, gun ath' air do ghnùis,
  Sìor dhearcaidh do shùil gun smuairean orr'.

---

## CRIOSD DOCHAS NA H-EAGLAIS.

Cheart aindeoin a bhòilich, cha soirbhich le d' namh,
Oir is treun e 'm fear-còmhnaidh tha a' d' mheadhon a' tàmh;
Làn-thearuint' tha thusa o fholachd 's o fhuath,—
Tha agad-sa cùl-taic an latha do chruais.

Air di-chuimhn' na leig-sa na làithean o chian,
'S 'n uair chaisgeadh do nàimhdean, bha aingealta, dian;
Bi seasmhach, bi gramail, oir cunnairt ma th' ann,
Cha dhuit-se fath eagail, ach do d' eascaraid dall.

Ort shaltair an Eiphit gu h-eucorach, cruaidh,
Ach dhìol i na fiachan gu léir 's a' Mhuir Ruaidh,—
Na cuantan a dh' fhosgail dhuits' cos-cheum gu tràigh,
Bhrùchd—thaom iad le dosgunn, 's gun phlosg feuch do nàmh!

Chlaoidh Cànan thu tamull 's dha b' aithreach gu'n d' rinn,
Oir thuit e, le 'mhacaibh, fo d' shleagh a's fo d' lainn;
'S a' chuid nach do thuit diubh fo chudthrom do bheum',
Dhian-ruaigeadh gun stad iad fo mhallachd do Dhé.

Rinn Ashur ort fòirneart, 's bu ghòrach sud dha,
Oir spùinneadh d' a ghlòir e 's d' a mhòr-chuis, chion-fà;
A dhùthaich thur-chreachadh—dh' eug a mhacnus 's a mhùirn,
'S mar a dhuais ghlac am *Persach* a bheairteas 's a chrùn.

Dhian lean thu an t-Iùdhach, an rùn do chur sìos
Ged rugadh e d' chùirtibh, 's ged 's tu thug dha cìoch;
'S nach soilleir 's na truaighibh tha 'g a ruagadh gun tàmh,
Gu 'n d' thug Flaitheanas fuath do ghnìomh uabhar a làmh.

Rinn an Geintileach doilleir, 's àrd sgoilleir na Gréig'
Ort an fhòirneart bu shoilleir' dol an co-bhoinn a chéill';
'S gu h-obunn am mòr-chuis 's an glòir dhealaich uath',
Ged b' inbheach an àirde, 'toirt bàrr air gach sluagh.

Dh'iadh umad a lìontan baobh strìopach na Ròimh',
A's dhùisg i dhuit mì-run mhòr righrean a's shlògh;
Do thearmunn b' e 'm fàsach 'n àm d' amhghair 's do strì,
O nàimhdeas an dràgoin bha ghnàth air do thì.

A cuing bhàrr do mhuineil do thilg thu gu làr,
A's rùisg thu dhith 'n fhalluing a dh'fholaich a nàir';
A srannraich na cuireadh ort eagal no fiamh,
Tha a ceann air a bhruthadh, 's a cumhachd air triall.

Mo thruaighe gur fìor e! an tìr so an àigh,
Gu 'n d' fhuaras luchd-miruin rinn strì riut gun bhàigh;
Rinn gàirdean luchd-fòirneirt do leònadh gu cruaidh,—
T' fhuil chraobhach a dhòrtadh, gun sòradh, gun truas.

Feadh gharbhlach an t-sléibhe 's air réidhlein nam beann,
Chaidh t' iomain 's do ruagadh gu cruaidh a's gu teann;
'S tric a tharruing thu 'n osnadh 's an t-slochd 's anns a' chùil,
'S tric bu bhriste do chridhe, 's bu shnidheach do shùil.

Ach dh'fhiosraich là saors' thu, a's faothachadh fhuair,
A's shiabadh 'n deur-chràidh a bha blàth air do ghruaidh;
'S do naimhdean bha 'n cumhachd 's an urram ro-mhòr,
Thur-chrìon agus sheac iad, a's chreachadh d' an glòir.

Cia nise fàth t' eagal; gach aon gheilt cuir air chùl;
Leig do thaic air a' ghàirdean tha a' tàradh dhuit dlùth;
An aghaidh an Ard-Righ co a dh'àrdaich a chrì—
Nach do lotadh gu bas e, an àraich na strì?

Ged iadh umad naimhdean tha aingealta, treun;
Ged 's alluidh an sealladh, ged 's eangarra 'm beum;
Na caill-sa do mhisneach, oir is sgeul e tha fior,
Buaidh-làrach cha choisinn iad ortsa gu sìor.

Ged bheucadh na cuantan is gruamaiche colg,
'S do charraig ged bhuail iad gu fuaimeanta, borb;
Air an ais 'n uair a shileas 's a philleas iad sìos,
Tha do charraig-sa seasmhach,—'s bidh seasmhach gu sìor.

Oigh Shioin, glac misneach, 's na diobair do Thriath;
'S e 'fhocal do sholus,—a dhilseachd do sgiath;—
Do bhabuinn cha tuislich, 's cha tuit iad gu làr,
'S a chaoidh bheir iad dùbhlan do chumhachd gach nàmh.

Theid nèamh agus talamh tur thairis le chéil',
'S luchd-riaghlaidh a's riaghailtean talmhaidh gu léir,
Ach beannachd no sochair a gheall e dhuit riamh,
Cha diobair, ach coimhlionaidh, 'n Tighearn do Dhia.

An t-Olla Ualtar Mac-'Illebhra.

# AMHGHARAN AIR AN NAOMHACHADH TRE 'N FHOCAIL.

T' fhocal naomh cia taitneach leam!
'S do chùmhnant' gràis cia tlachdmhor leam!
Air slighe réidh ga m' threòrach' ta 'd,
Mo smuainteach' iad a dh'oidhch' 's a là.

Am beachd mo shùl tha ceartas faoin,
A's blàth na h-òig' ge bòidheach, caoin;
Ni'n comhdar leamsa nì fo 'n ghréin
Ri sòlais t' fhocail òirdheirc féin.

Fad ùine mhòr gun gheilt, gun leòn,
Do ghluais mi 'n ceumaibh peacaidh 's bròin;
Ach 'n uair do bhuillean 'lot mo chrìdh'
A'd' ionnsuidh, 'Thighearn, dhlùthaich mi.

Mo chrìdh' ged lot do bhuillean cruaidh,
Sìor mholams' thu, a Dhé, gach uair;
O m' shùil ge d' shruth na deòir gu tric,
Do shaoradh mi a's rinneadh glic.

Neo-smachdaichte na'm fàgte mi
Air t' àithne dheanain tàir 'am chrìdh';
An lìon mu m' thimchioll 'sgaoil mo nàmh
Ann thuitinn eadar chos a's làmh.

Dhuit ìocam gràdh d'a chionn so, 'Dhé,
A'd' ionnsuidh m' ùrnuigh biodh gach ré,
Gus, 'measg do naomh an càirdeas dlùth,
Dhuit seinneam ann ad àros cliù.

H. K. White.

## LAOIDH.

An saoghal dh'fhàs aosda, a shòlais tur chaochail,
Dh'fhàs an saoghal so aosda a's aogasg cha bhuan;
Dh'fhàs an saoghal tur aosda, lot eagal an aoig e,—
Ghlac uamhunn gach taobh e, luidh aois air a's gruaim.

Tha 'ghrian anns na h-àirdibh air lagach', air fàilneach',
Shearg toradh nam blàraibh 's am blàth anns an àm;
'S le eagal tha àrdan nam fineach' air bàsach',—
Luidh aois air gach àite, tha 'm bàs orra teann.

Tha 'n rìgh anns a' chathair, an òg-bhean aig bàile,—
Tha clanna na h-amaideachd acaideach, leònt';
Tha 'n neòinein air seachdadh, aon lòn cha 'n 'eil blasda,
Oir aosda tha 'n talamh, a's fagusg tha 'm mòd.

An còir dhuinne gearan d'an eòl a's d'an aithne
Faoin shòlais na beatha, 's nach d' altruim dhoibh gaol;
'S ann shuas 'tha ar cridhe 's ar dhòchas cha diomain,
Ar crùn bheirear dhuinne 'n uair mhillear an saogh'l.

EASBUIG HEBER.

---

## CUMHACHD GAOIL AN FHIR-SHAORAIDH.

An gaol ud iongantach an cumhachd,
Ios', a ghlan an lobhar truagh,
O! 'an tròcair deònaich dhuinne
'N àm ar guidhe chur ruit suas.

O shal a' pheacaidh a's dhroch cleachdaidh,—
'Shal ar n-aigne uaibhrich, bhreun—
Smaointean truaillidh, dòchais pheacach,
Oige bhras a's olc fhéin-spéis.

O thruaill'eachd mhòr ar cridhe feòlmhor,
'Tha r' ar seòrsa 'leantuinn teann,—

O'n bhuaireadar 'tha carach, seòlta,
Ascreideamh 's gòraich saor 's an àm.

O ionmhas bhao'lta an fhir shao'lta—
Abhachd bhaoth na misg 's an òil,
O'n t-saoghal mhorchuiseach a's ghreadhnach,
Iosa, saor sinn,—saor le deòin.

EASBUIG HEBER.

---

## URNUIGH AIR SON OIGRIDH I CHALUIM-CHILLE.

A Dhé uile ghràsmhoir, a Thi uile neartmhoir,
Le d' fhocal 's le d' spiorad gabh seilbh air ar crìdh';
Dean tròcair, Iehòbhah, a's deònaich, le d' fheartan,
Làn shaorsa o'm peacaibh do eileanaich I.

Air sgiathan a' cholmain, 's an aimsir a dh'fhalbh 'uainn,
Thuit spiorad a' ghràidh air ar sinnsear' gu mìn;
Gabh truas do na dh'fhàg iad, an t-àl tha 'n an àite,
A rugadh, 'chaidh àrach, 's tha 'tàmh ann an I.

'N uair 'thruailleadh an tìr le iodhoil a's Druidhnich,
'S i deas làmh do chumhachd thug furtachd a's sìth;
Le d' neart tha do-chaochladh nach saorar leat sinne,
Sìol nan saoi ud a thuinich car tamuil 'an I.

'Ard chusbair ar dòchais, ge mòr i ar bochduinn,
A'd' thròcair ath-bheothaich, 's le d' chumhachd nach clìth;
Obair ghràis agus shaorsa 'n ar measgne tha 'n daorsa,
Réir saoibhreas do ghaoil bi caomh ri clann I.

Ann an eilean a' chuain tha ar dachaidh 's an uair,
'N ar bochdan 's 'n ar truaghain ri cruaidhchas a' strì,
O! gabhsa mòr thruas dhinn a's gràdhaich gach uair sinn,
A's thoirsa saor fhuasgladh do thruaghanaibh I.

A's deansa ar glanadh le fuil ud a' chrathaidh,
  An fhuil tre bheil maitheanas, fasgadh 'us dìon;
A's biodh i 'an còmhnuidh 'na tearmunn 's na dòchas,
  Do dh'anaman na h-òigridh tha 'chòmhnuidh 'an I.

Sìor bheannaich le d' fhàbhar ar n-athair 's ar màthair,
  'S ar n-oideachan àraich iad gràdhaich gu sìor;
An teagasg 's an saothair O! beannaich a's naomhaich,
  A's buin-sa gu caoin a's gu caomh ri clann I.

'S tu Ard Rìgh na glòire, nan eilean 's na mòrthir,
  O! bi-sa 'g ar fòghlum, 'g ar còmhnadh, 's 'g ar dìon,
'N ar beatha 's 'n ar bàs dean tròcair a ghnàth
  Air an òigridh chaidh àrach 's tha 'tàmh ann an I.

'N uair dhùisgeas do chaismeachd 'am maduinn na h-aisridh,
  Ar cuirp 'théid a thasgadh fo leachdan gu'n dion;
An sin chi an saoghal mòr shaibhreas do ghaoil
  'N a thoradh neo-fhaoin ann an saoradh clann I.

Leigh Richmond.

---

## DAN MOLAIDH HANNAIH.

2 Samuel, ii. 1—12.

'S an Tighearna tha m' anam ait,
Ann deanam gàirdeachas gu pailt;
'S esan a dh'àrdaich m' adharc fòs,
'N uair lag a bha a thug dhomh treòir.

Os cionn mo nàmh a thug dhomh buaidh,
A rinn orm tàir, a thug dhomh fuath,
Mo bheul am farsuingeachd a chuir,
'S a lion le moladh e nach sguir.

Tha iad ann tha cràbhach, naomh,
Ach co 'n am measg nach téid a thaobh;

Ach naomhachd Dhé uil' iomlan ta,
Cha tig dubhar oirr' no sgàil'.

Cò e 'neach a choimeasar riut?
A' ghlòir a bhuineas thugar dhuit:
'S tobar slàinte thu nach tràigh—
Carraig fhàsgaidh dhomh gu bràth.

Labhair le dìmeas orm mo nàmh,
Ach Dia a teanga chuir 'na tàmh;
A beum cha chràidh e mi ni's mò—
Cha lot i mi le nimh a beoil.

M' uil' àmhghar chunnaic thusa, 'Dhé,
A's tròcair nochd thu dhomh d'a réir:
Gach gnìomh a nithear chithear leis,
A's saoraidh 'shluagh le meud a threis'.

Bogha nan treun-fhear bristidh e,
'S togaidh e 'n lag o'n chlàbar chrè;
An deòraidh bochd a thuit gu làr
Suas togaidh, 's bheir e neart os-bàrr.

'Am feadh an dream tha saibhir, pailt,
'N an coigrich riamh air gainne 's airc,
Gu bochduinn bheir, 's is buidhe leò
Le saoth'ir an làmh bhi cnuasachd lòin.

Dhoibhsan 'bha nan truaghain bhochd
Thug cuid a's maoin 'am mòrachd t' iochd;
Do d' bhanoglaich feuch thug thu sliochd,
A's freagradh thug d'a h-ùrnuigh thric.

Ise 'rinn moit a's uaill á 'clann
Feuch dh'fhàs i lag-chuiseach a's fann;
'N ad làimh-sa, 'Dhé, tha beatha 's bàs,—
An dealt a sheargas no 'bheir fàs.

Do 'n duslach 's tusa, 'Dhé, bheir sìos,
'S o'n duslach fòs 's tu bheir a nìos;

'S ann uait tha beairteas fòs a' teachd,
'S gu bochduinn bheir 'n uair 's maith sin leat.

'S tu leagas sìos no thogas suas—
An deòraidh 'thogas as an luaith,
'G a àrdachadh gu inbhe mhòir—
Mòr shaibhreas 'tabhairt dha a's glòir.

Aite 'measg uachdaran 'toirt dha,
'S 'n ad rìogh'chd fadheoidh buan ionad tàimh,
Oir buinidh dhuits' an saogh'l gu léir,
A's nithear leat do thoil d'a réir.

Cosan do naomh sìor choimh'dear leat,
A's gluaisidh iad 's an t-slighe cheairt;
'S ge d' thuit iad togar leatsa suas,—
An eascaraid cha toir orr' buaidh.

An dorchadas an dara bàis,
A chuibhrionn bheirear dha gu bràth;
Le 'n neart cha tearnar iad o'n uaigh,
'S e truaighe shìor an crannchur buan.

'N am bloighdean brisear leat gach nàmh,
Mion phronnar iad fo neart do làmh:
Feuch fuaim do ghuth 's na nèamhan àrd
'Cur ball-chrith air gach crìdh' 's gach àit'.

Ro uamhasach àrd ghuth do bhéil,
'S do dhealanach tha fòs d'a réir;
Ach glòir a's neart bheir thu do d' Rìgh—
T' aon Ungta—bheir thu glòir gun chrioch.

---

## XV SALM.

'An aros Dhé co ghabhas tàmh?
A dh' fhanas ann gu buan 's gu bràth?

An ti an ionracas a ghluas;
'Tha 'g oibreach fireantachd gach uair;
An fhìrinn 'labhairt tha gach là;
'N a chridhe steach fhuair ionad tàimh;
Nach lot a choimhearsnach le 'bheul,
Nach tog 's nach aithris air droch sgeul:
Nach dean a chron ge d' gheibh e fàth;
A rùnaicheas a leas gach là;
'Bheir onoir dhoibhs' d' an eagal Dia;
Le 'n suarrach luchd an uilc nach fhiach;
Ri 'fhocal seasmhach tha gach uair;
Nach caochail teisd ge d' gheibheadh duais;
Nach agair air son airgid, òir,
Bonn réidh a bharrachd air a' chòir;
'N aghaidh 'n ionraic nach gabh duais;
An neach a ni mar so gach uair
Buan chòmhnuidh gheibh 'an àros Dé,—
Seadh còmhnuidh ann gu sìor gheibh e.

---

## XVI SALM.

Mo choimhead dean-sa, 'Dhé,
Mo mhuinghinn annad tha;
Mo dhòchas 's tu gu léir
Gu bunailteach 's gu bràth.

Mo mhaitheas cha ruig ort;
Ort comain cha chuir mi;
'N ad naoimh feuch gabham tlachd,
Do phobull tha 's an tìr.

Feuch meudaichear gu mòr
A dhoilghios do gach aon,
Dhuitsa nach toir glòir,
Gu iodhoil théid a thaobh.

Fuil ìobairt dhoibh cha tairg;
Mu'n altair fòs cha taom;
Mo bheul cha luaidh an ainm;
'N an déigh mo chas cha chlaon.

Mo chuibhrionn 's tus' e, 'Dhé,
Oighreachd mo chupain fòs;
Mo chrannchur mi cha tréig,
O'n 's tus' e, 'Dhé na glòir.

'An ionad farsuing fòs
Mo chuibhrionn thug thu dhomh;
A's m' oighreachd tha i mòr;
Seadh, tha i fòs ro mhaith.

Iehòbhah molar leam,
'Thug comhairl' orm 'am fheum;
A's m' àirnean comhairl' thug
'S an oidhche mar an ceudn'.

A chionn gu'n d' chuireadh leam,
Fa m' chomhair Dia gach tràth,
Cha ghluaisear mi aon àm;
Oir esan leam a ta.

Mar so mo chridhe 'tha
Ghnàth subhach agus ait;
Mo ghlòir is tu do ghnàth;
A's fàsaidh i gu pailt.

'An dòchas gabhaidh fois
Mo chorp 's an uaigh gu beachd;
A's gabhaidh tàmh a's clos
Gus 'n gairmear suas mi leat.

Oir m' anam, air aon chor,
Cha 'n fhàg thu 'n ifrinn shìos;
A's truaill'eachd chaoidh cha 'n fhaic
T' Aon Ungta-sa gu cinnt'.

Oir nochdaidh tu dhomh 'n ròd
Gu glòir a' treòrach' 'ta;
A's bheir thu mi fadheoidh
Gu còmhnuidh ann gu bràth.

'N ad làth'ir tha amhuinn mhòr
Do shòlasaibh nach traoigh,
A théid gach là am mòid,
D'an òlar leam gu saor.

---

## CUMHA CLOINNE LE 'MATHAIR.

Bhuail thu mi, a Dhé, a's smachdaich—
Cò am mac nach smachdaich thu?
Lot thu mi air son mo pheacaidh,
Ach gidheadh dhuit bheiream cliù.

Bhuin thu uam mo mhac—mo nighean—
Shàth do ghath gu geur 'am fheòil;
O m' ruisg na deòir gu bras tha 'sileadh—
Ach molam thu gidheadh ri m' bheò.

Beath' an duine, cobhar tuinne—
Builsgein buinne 's athghearr cuairt—
Ur ròs gàraidh 'n diugh 's am màireach,
Seargt' air làr, gun àgh gun snuagh.

Leams' bu taitneach sibh 'n 'ur n-òige,
Blasd' 'ur còmhradh mar chruit-chiùil;
Ach tha 'n t-òigeir a's an òg-bhean,
'N diugh nan ònar anns an ùir.

Geal am bian mar chanach mòintich—
Dearg an gruaidh mar an suth-craobh;
Ise baindi, banail, mòdhar,—
Esan fearail, sgairteil, saor.

'S iad mo speuran a dh'fhàs gruamach,
O'n a thugadh uam mo chlann;
Dubh neòil air gach làimh 'ga m' chuartach'—
Dh'fhàs mo chridhe fuar a's fann.

Cha tog pìob e, cha tog dàn e—
Cha tog àbhachd e ni's mò;
'N am eun tiamhaidh tha mi 'm bliadhna,
'S bidh gach bliadhna fad mo lò.

'Chridhe cheannaircich bi sàmhach,
Strìochd gun dàil do thoil an Triath;
'S bheir e 'n còmhnadh dhuit a dh'fhòghnas
Chum a ghlòrachadh gach iall.

Thug thu uam mo chlann, na h-abair,—
Thug thu leat an ni 'thug uait;
'S fhearr a' chùis a bhi mar thachair,
Ged an ceart uair tha i cruaidh.

Pògam-sa an t-slat a smachdaich—
Bitheam umhal mar is còir:
Ge d' 's an àm nach 'eil i taitneach,
Bheir i toradh pailt fadheoidh.

Faic e toradh trioblaid, cruaidhchàis—
Faighidinn bhios buan a's gràdh;
Seasmhachd 's dòchas ri uchd cruadail,
Sud i 'n sguab thar sguab bheir bàrr.

Tha na buill 'fàs lag a's bristeach
'Rinn mo cheangal ris an t-saogh'l;
Iarram còir 's an Ti bheir misneach—
'S a threòraicheas gu tìr a ghaol.

Na bi dhomh, a Dhé, mar fhàsach—
Ge d' is fàsach dhomh an saogh'l;
Deonaich dhomh gu pailt á d' lànachd,
'S dean mo shàsachadh le d' ghaol.

Beannaich dhomh a' chlann a dh'fhàg thu,—
Chaoidh na fàg iad a's na tréig;
Bi-sa dhoibh 'n ad thearmunn làidir,—
Cum iad sàbhailt' o gach beud.

Bi 'n ad thargaid, bi 'n ad sgiath dhoibh,--
Bi gach iall 'n ad lòchran iùil;
Bi 'n ad Dhia dhoibh nis 's gu sìorruidh,
'S lion am beul gu sìor le d' chliù.

---

## SEALLADH O MHULLACH SHRON-A'-CHLACH-AIN.

'S mi 'm shuidh' air an tulaich, air mullach an aonaich,
Gun duine a' m' chuideachd—gu buileach a' m, aonar—
Tha smaointeanan iomadh air m' anam ag aomadh,
Bha fada 'n an cadal, ach innseam an t-aobhar.

Tha mo shùil air Loch-tadha, 's gach faileas is bòidhche
A chi mì na bhroilleach, mur chaoin uchd caomh òighe;
Mar leanabh 'n a chadal 'am maduinn na h-òige,
A ghaoth buin gu caomh ris mu'n caochail a ghlòir-
mhais'.

Tha 'n sealladh 'tha sgaoil' air gach taobh agus làimh
dhiom,
Làn maise mar b' àbhaist, gnùis nàduir gun sgraing oirr';
Na coilltean cho ùrar, luchd-ciùil air gach crann diubh,
Le 'n ceileirean siùbhlach,—mo rùn-sa gach àm iad!

Tha Dochard 'na dheannaibh a' teannadh gu Lòchaidh,
An coinneamh a chéile, bean bheusach, chiùin chòmhnard;
'S 'n uair thig i 'na ghlacaibh 's a naisgear iad còmhladh
Grad thréigidh a bhuirb' e, a's strìochdaidh a mhòrchuis.

Is maiseach an sealladh Gleann-Dochard 's Gleann-Lòch-
aidh
Le 'n lùban, le'n glacan, le'n leacain', le 'n còmhnaird—
Le 'n sruthana siùbhlach, le 'n dùsluinnean bòidheach,
,S an cluinnear an smùdan, am brùdhearg, 's an smeòrach

Tha iadsan gun chaochladh 's an aogasg a b' àbhaist;
Ach cà' bheil a' chuideachd a chleachd a bhi 'tàmh annt'?
Tha cuid fo na leacan, 's a' chadal tha sàmhach—
A' chuid is ro phailt' air an sgapadh 's gach àite!

Cà' bheil a' bhuidheann bha mireagach, luaineach,
Ag iasgach nan sruthan, 's a tathaich am bruachan,
A' cleasachd gu h-aotrom feadh raointean a's chluaintean
'Trusadh chnò anns a' choille 's am faighte na ruadh-bhuic!

Tha Deisheir mur b' àbhaist fo shàiltibh Beinnlamhair,
'S a' ghrian air a dearsadh o àirde nam flaitheas;
Ach co chuireas fàilt' oirr' ni gàirdeachas leatha
Do 'n chuideachd a b' àbhaist bhi pàrtach' d'a maitheas!

Tha smùid o thigh m' athar a' dìreadh mar bha i,
'Na cearclaibh, 's na dualaibh réir a dual as a nàduir;
Ach cà' bheil an t-athair a dh' altrum mi tràthail?
A's caomhag nam mnathan! cà' bheil i, mo mhàthair?

Chi mi 'n tigh-sgoile, gun mhùthadh, gun chaochladh,
Ach cà' bheil na fiùrain a dhùisgeadh mo ghaol doibh?
Tha 'n sgeap mar a bha i, ach cà' bheil an sgaoth ud—
Bha cnuasachd na meala, bha caidireach gaolach!

A's chi mi an eaglais air lombar na sràide,
Ach cà' bheil a' chuideachd 'ga dùmhlach' mar b'àbhaist?
C' àit' am fear-teagasg a choisinn mo ghràdh dha?
'Se freagradh mhictalla, "Is beag dhiubh tha làthair!"

Fo ghlasaibh nam fuar leac 's an uaigh air an tasgadh,
Gus an tig an là Luan sin 's am fuasglar a glasan,
Tha comunn mo ghràidh a bu bhlàth leam 's bu taitneach,
'S na dh' fhàgadh 'n an craobhan le aois air an seacadh.

Gu h-ìosal mu'm choinneamh 'n am folach 's an dùsluinn
Am fochair a chéile tha 'n caisteal* 's a' chrùislinn;
Tha esan na làraich, na àros do'n eunlaith,
'S ni'm faicear ann làmh gheal ni clàrsach a dhùsgadh.

Thréig a mhais' e gu sìorruidh, o'n thriall iad na h-àrmuin,
'Tha balbh agus tosdach na fhochair a's làimh ris;
Sgal sionnsair cha dùisg iad, mur bu dùgh a's a b'àbhaist;
Is cadal am feasd doibh gus an tig là a bhràth orr'.

Bha iad innleachdach, teòma, a's gaolach air beairteas—
'Ga thorradh ri chéile le eucoir no ceartas;
Ach faic mar a dh' éirich, an tréine 's an tapadh,
Do 'n aog b' éiginn géilleadh, iad fhéin a's an gaisgich!

Tha Cinnealla nan leòmhan 's Acha-mhòr mar a bha iad,
Ach thriall na fir mhòra rinn còmhnuidh a's tàmh annt',
Chrion na stuic, shearg na fiùrain bha ùrar a's fàsor;
Tha 'choill air a rùsgadh 's na fiùthaidh air bàsach'.

'S iomadh mùgh' agus caochladh 'chi 'n aois nach bu
mhiann leath',
Bheir deòir o na sùilean, 's a dhùisgeas trom iarguin;
Chi i 'choill a's an dùsluinn, 's a fiùrana ciatach,
Bha nan àileagain rùnach air lùbadh 's air crionadh.

Chi i 'n tigh air a rùsgadh 's an smùid air a smàladh—
Tosdachd 'toirt buaidh far an cual i ceòl gàire;
Leac' an teintein gun ainneal, a's smalan 's gach àite,
'S i fhéin air a dochunn le lot a tha bàsmhor.

Mìle soraidh do'n tìr, leam cinnteach bu taitneach,
Do Chlachan Chillfhinn a's na glinn a tha 'n taic ris!
Do bheanntann càs, àrda, gach màm agus leacain,—
Tìr nam fear cròdha bu bhòidheach fo bhreacan!

Slàn leis na sruthain mu'm faicte an t-iasgair!
Slàn leis na mòintean 's am faighte am fiadhach!
Slàn leis na sléibhtean, 's Beinnléimhinn, mo chiad ghràdh
Slàn le Braidealabann 's am b' ainmeil sìol Dhiarmaid!

* Finlarig Castle.

## TUIREADH AN FHOGARRAICH.

Tha mise 'n so 'm luidhe 's mo ghunna gun ghleus,
'An leabaidh gle chumhann le m' chuilein gun fheum,
Far nach cluinn mi sgail gaothair no faothaid an fhéidh,
'S nach fhaic mi damh cabrach 'na dheannaibh 's na leum.

Tha mise 'n so 'm shìneadh gu dìblidh 's gu trom,
'S mo leabadh a' dìosgan air cìrean nan tonn;
Mo spiorad fo mhìghean gu h-ìosal 'am chòm,
'S mi 'fàgail na tìre 's an lìonmhor damh donn.

'S i tìr nan damh cabrach, nan aighean, 's nam mang—
'S i tìr nam fear geala 'tha gramail gun taing;
'S i tìr nan caomh òighean, tìr bhòidheach nam beann,—
An tìr o'n deach m' fhògradh le fòirneart 's an àm.

A thìr nam beann àrda, 'thìr àluinn mo ghaoil,—
Nan coireachan blàtha, 's nam fàsaichean caoin,—
A' bharraich, an daraich, na meal' air an fhraoch;
O! 's cruaidh e an t-òrdugh rinn m' fhògradh o d' thaobh.

'S ann ort thàin' an caochladh nach caomh, ge d' is mòr,
'S e 'mealltair an saoghal 's an gaol thug do'n òr;
'S e dh'fhògair na daoine thar dhaoine 'bha còrr,
'S a raoghnaich na caoirich, 'cur faoilt orr' le deòin.

Ach fòghnaidh mar lethsgeul do'n chleachdadh tha clìth,
A's fòghnaidh mar lethsgeul do'n t-sannt tha 's a' chrìdh'
Gur h-e buannachd na dùthcha an rùsg a's an ìgh,—
'S gur h-e buannachd na dùthcha an rùn-san air chinnt!

Am buannachd do rìoghachd gu'n dìthicht' a tréin?
I dh'fhògradh a h-ìochdrain do rìoghachdaibh céin'?
Gu'm fàgar mar dhìleab do'n tìr sin a thréig,
A' bhanntrach 's an dìleachd, 's an dìblidh gun fheum?

Faic a' chraobh dharaich gu badanach ùr,—
A geugan 's an athar, 's a freumhan 's an ùir;





An dugh dhi bhi maireann mu chailleas i 'n rùsg?
Nach fhàs i 'na grodlaich, 'na mosgan, 's na smùr?

Och nan och mar a thachair do aitreabh mo ghaoil!
'N deach m' àrach a's m' altrum gu caidreach 's gu caoin;
M' ionad luidhe a's éiridh le m' chéile ghlan, chaomh,—
Ionad breith agus àraich an àlaich nach b' fhaoin!

'N diugh 's fuar leac mo theintein, glan, sguabta gu leòir
Gun ghealbhan, gun luaithre, gun luathghair, gun cheòl;
Gun fhear, gun bhean-tighe, gun aighear aig bòrd;
Gun altach', gun ùrnuigh, b' e 'mùthadh ro mhòr.

Bha mi uair 's beag a shaoil mi an caochladh thàin' oirnn,
Gu'm fògairt' le maor mi roimh ghaoith agus stoirm;
Gu'm fàgte mi rùisgte le ùmaidh, aig gairm
Og oighre na dùthch', cha b' e dhùchas bhi doirbh.

'An aobhar a sheanar, 'n àm carraid a's strì,
Mo làmh a's mo chlaidheamh bu leis iad air chinnt';
'S do'n mhac thàin' 'na àite mo chràdh thug 'am chrìdh'.
Mo Dhòmhnullan gràdhach 's an àraich chaidh 'dhìth!

Ach dh'fhalbh e an tìom ud, 's an t-sìth th'ann an trà's;
'S am barail na linn so bidh sìth ann gu bràth;
A's fòghnaidh na caoirich mhaol-cheannach, bhàn,
'An ionad nan laoch nach b' fhaoin ri uchd bhlàr.

Tha 'Ghàeltachd 'na fàsaich, marbh sàbhach gu leòir;
O! 's tearc iad na h-àirich, 's fann bàirich nam bò!
Cha 'n fhaicear caomh-ghruagach le buarach 'na dorn,
A' bleodhan cruidh ghuailionn am buaile no'n cró.

Cha 'n fhaicear air clachan, air faiche, no féill
Na h-òganaich dhreachmhor 'am breacan an fhéil';
Cha 'n fhaicear ann gruagach a b' uallaiche ceum,
'S cha'n fhaicear an t-uachdran 's a thuath-cheath'irn 'na
dhéigh.

'S cha 'n fhaicear 's an fhasan ach casag do'n chlò,
Ad chiar-dhubh no lachdunn air mala gach òig;

An cadadh, 's am breacan, an t-osan, 's a' bhròg,
Cha 'n fhaic, mar a chleachd, air clachan no mòd.

Cha chluinnear air fireach no slinean nam beann
Ach Beurla 'g a spreigeadh ri coin 's iad 'n an deann;
'S cha 'n ioghn' leam mar thachair, gu'n chaidil gu teann
Mactalla nan creag, 's nach freagair an cainnt.

Tha na sraithean 's na bràigh'ean 'n am fàsaichean fuar;
Na tighean 'n an làraichean fàsail gun tuar;
Tha 'm fearann gun àiteach o'n dh'fhàg e an tuath,—
O'n dh'fhògradh thar sàil' iad gun bhàigh a's gun truas.

O'n chuir an tìr cùl ruinn 's e 's dugh dhuinn 'bhi falbh,
O'n thuirt i nach b' fhiù sinn an ioghn' sinn bhi balbh?
Tha so 'na chùis ioghnaidh: ar smaointean tha searbh,—
O! buin-sa, a ghaoith, ruinn gu caoin 's na bi doirbh.

A Mhàiri, glac misneach, a's tiormaich do ghruaidh,—
Le bàirlinn cha mhosgail na thaisg sinn 's an uaigh;
Ar ceud mhac tha socair 's a' chadal 'tha buan,
Is tàmh agus clos dha gu mochthra là luain.

Tha Calum a's Eòghan, tha Dòmh'ull a's Niall,
Gu misneachail, deònach, le fòghlum a's ciall;
Tha Iseabal, Seònaid, a's Mòrag—mo chiall—
Gu suidhichte, stòlda,—ar còmhnadh 's e 'm miann.

'S ge cian leam 's ge fada 'n tìr aineoil 'tha 'm shùil,
'S ge d' dh'fhàg mi 'am dhéigh an tìr 's an robh m'ùigh;
Cha dìobair mo mhisneach, 's cha luidh mi 's an smùr,
O'n gheibh sinn na dh'fhòghnas le deòin 's an tìr ùr.

Cha 'n eagal do'n duine 'tha dleasnach dha féin,—
'S cha chùram do'n chuideachd 'ni bun á Mac Dhé;
Gheall e biadh agus aodach do chaoirich a threud,—
'S cha chaochail a ghaol doibh aon taobh doibh a théid.

Bidh a làth'reachd gach tràth leò, 's a ghaol leò gach uair;
Le 'neart-san 'g an cuideach' cha tuit iad fo'n chuaill;

Ni 'làth'reachd am fàsach 'n a phàras 's 'n a chluain
'S an luidh iad gu socair, 's an coideil a shluagh.

Ceud soraidh gu bràth do àrd-thìr nan sonn!
D'a coireachan fàsail 's d'a blàth ghleannta cròm!
'Thìr na fial'achd 's a' chàirdeis bu ghràdhach thu leam;
Muim' altrum nan Gàedheal, a' ghràidh, a's nam fonn!

Ceud soraidh le Cruachan, le 'bhruachan bu chùbhr'!
Le 'choilltean, le 'chluaintean, 's le 'fhuarain ghlan, ùr!
'S am faighte an ruadh-bhoc,—'s bu luaineach 'n a bhùrn
Bradan tarragheal na h-abhunn 'dol ri Atha 'na smùid.

Le Urcha nam bradan, nam badan, 's an fhraoich,—
Le Urcha nam fleasgach 'bu deise air raon,—
Le Urcha nan òighean 'dh'fhàs bòidheach a's caoin,—
Mo cheud mìle beannachd le gleannan mo ghaoil!

Cha 'n fhaicear gu bràth leam gleann àluinn mo rùin,—
Cha chluinnear gu bràth an guth gràidh 'thigeadh rium!
An teagasg do'm chàil bha mar bhlà-fhras 's mar dhrùchd,
'Nuair aig àm dhomh a thàrladh 'bhi cràiteach a's ciùirt'.

Ach foluicht' o m' rosgaibh ge d' tha sibh an tràths',
'S nach cluinn mi a nise guth filidh no dàin;
Ge d' 's e sadraich nan stuagh 'bhios 'am chluais 'deanamh gàir,
Cha mheath so mo chruadal, 's cha ghluais e mo chàil.

Bheir aisling na h-oidhche mòr aoibhneas do m' chrìdh',
'N uair chi mi mu'm choinneamh an comunn nach clìth,
'S an tìr ud 'rinn m' fhògradh, le dò-bheairt 's le strìth,
A sléibhtean, a mòinteach, a còmhnaird, 's a glinn.

'S cha bheag orm bhi 'marcachd air bharra' nan sùgh;
A ghaoth, thig oirnn deiseal a's greas sinn a null,
Gu tìr nan crann àrda, na fàs-choill tha cùbhr',
O'n dh'fhògradh o d' thràigh mi, Earraghaedheal mo rùin!

## LATHA BEALTUINN.

Thriall an geamhradh, thriall an t-earrach,
Thriall gach gruamaich, fuachd a's gaillionn,—
Speuran dorcha, gaothaibh fuaimneach,—
Glìb a's sneachda thriall mu thuath iad.

Tha gach sliabh 'bha lòm a's seacta,—
Tha gach gleann 'bha geal le sneachda;
'M fireach àrd, an srath 's na cuantan,
Ri gàirdeachas o'n thriall am fuachda.

Cluinnear cantaireachd 's gach coille,
Tha deise bhainnse air gach doire;
Eoin ri sùgradh, spréidh ri mire,—
Bric a' leum 's gach poll a's linne.

Cluinnear anns a' choill an smùdan,
'N coileach-dubh air géig a' dùrdail,—
An dreathan-donn le 'òran siùbhlach,
A's fagusg dhi an druid 's am brù-dhearg.

Os ar ceann gu h-àrd 's an iarmailt,
Le 'port sunndach, suilbhir, iasgaidh,
Cluinnear ged nach fhaic an riabhag,—
'S c'àit' an cluinnear ceòl cho ciatach?

'S cluinnear ann am frìth an fhàsaich
'N damh-donn a' langanaich gu h-àrda,—
'N eilid ghlan, a leannan gràdhach,
'S an laoidhein beag a' mire làmh ri.

'S chithear clann ri taobh gach alltain
'Deasach' cuirm air Latha Bealtuinn;
Ach cha 'n ìobair iad do Bhelus,
Ge d' thug an sinnsear' aon uair géill da.

Tha deadhghean air gach ainmhidh 's creutair,
'Bhos air thalamh, shuas 's na speuran;

Tha beatha 'teachd o shlios na gréine,
A' toirt misneach dhoibh 'us spéirid.

Faic na raointean, faic na cluaintean,
A' bòcadh 'mach le feur a's luachair!
Braonain 's clanna bheag 'g an cnuasachd,
'S a' sireadh nead 'an còs nam bruachag.

Feuch trom dhealt air bàrr gach feòirnein!
'N talamh breacaichte le neoinein!
Am facas riamh 'thug bàrr am bòichead
Air a' bhrat gach àit' a chòmhdaich?

Nach eutrom iollagach, 's nach uallach,
Ceum na h-ainnir 'dol do'n bhuaile!
'Dol a bhleodhan a' chruidh ghuailinn,
'S an t-àl òg 'na còir gu guanach.

'S nach sunndach, sgairteil ceum a' bhuachail'
A' dìreadh nam màm 's nam fuarbheann!
Le choin dhìleas, ullamh, fhuasgailt'
O'n a thriall an sneachd 's am fuachda.

Ceud fàilte ort a Bhealtuinn aobhach!
'Bhealtuinn shnodhach, bhliochdach, ghaolach,
Mhineineach, uanach, laoghach,
A' mireag air gach làimh a's taobh dhinn.

Ach cha mhair thu ach ré sealainn,
'S cha mhair an t-earrach ach car tamuil;
'Ur grian 's 'ur blàth's cha 'n fhad a mhaireas,
Thig dubhar orra, ceò a's smalan.

Thig àm nach cluinnear ceòl 's a' choillidh,—
'An searg an trusgan air gach doire;
Tha 'n geamhradh 'teachd 's cha dean e moille,
Le 'ghnùis stoirmeil, ghruamaich, dhoilleir.

Cliùth gu'n robh do Dhia na tròcair
D'a phobull taghta samhradh dh'òrduich,—

Grian a dhealraicheas 'an còmhnuidh,
Air nach luidh smal an rìoghachd na glòire.

Tìr an àigh, a' ghràidh 's a chaoimhneis,—
Tìr tha ghnàth gu soilleir, soillseach;
Tìr nam beannachd, tìr an aoibhneis,
Gun fheum air solus gréin' no coinnle.

Tìr nam fonn nach caill am milseachd,
Tìr nan òran do nach sgìthich;
Tìr a' chiùil nach sguir gu dilinn,
Tìr nan aingeal a's nam firean.

Tìr nan crann nach caill an àileachd—,
Gorm 'us ùrar bhios gu bràth iad;
Croinn le'n duileach a bheir slàinte,
Tìr nan aimhnichean nach fàilnich.

Tìr an t-samhraidh 'chaoidh a mhaireas,—
Tìr gun fhuair-dhealt, gun chlach-mheallainn;
Tìr gun osna, deur no smalan,—
Gun fhuachd geamhraidh no tart earraich.

Tìr 's an ìobrar cliùth gu sìorruidh
Do Thrì Pearsaidhean na Diadhachd,—
An Tì a chuir an Tì a riaraich
Na bha lagh a's còir ag iarraidh.

Nach sona iadsan a gheibh còir oirr'!
'Feitheamh orr' tha uallach glòire;
Tobraichean tha làn do shòlas,
Mar ri Dia gu sìor 'an còmhnuidh.

## AN T-EARRACH.

Is maiseach an t-earrach 'n uair thig e 'n a thràth,
'S is maiseach an caochladh a thig air a shàil;
Am fuachd gheibh e bàirlinn a's fàgaidh e 'n tìr,
'S ge leisg e mu imeachd 's e imeachd a ni.

Thig caochladh 's cha bheag e, 's cha bheag idir oirnn,
'S cha luaithe na's maith leinn, is maith air gach dòigh;
Gheibh nàdur grad fhuasgladh, gheibh fuasgladh 'na feum.
'S thig saorsa o'n cruaidhchàs do'n tuath a's do'n spréidh

Bidh 'ghrian dol an àirde, a blàs dol am mòid,
Ge d' robh a sùil silteach, 's ge d iadh oirre neoil;
Ge d' 's mall leinn a h-éiridh, 's ge d' 's gearr leinn a cuairt,
Gidheadh théid an giorrad a cadal 's a suain.

Tha na glasan a' lasach', tha 'n t-earrach air teachd,—
Tha 'm fonn 'dol an taisead, a' leaghadh tha'n sneachd;
Tha gach allt agus lochan tighinn am follais a rìs,
'S cha diol iad do'n reodhadh bonn cuspain no cìs.

Tha 'n eigh orra géisgeil 's a' 'g éigheach gu h-àrd,—
A' spionnadh 'g a tréigsinn, i 'n éiginn 's an càs;
Tha i 'bristeadh 's a' bruanadh, air ghluasad gun taing,
'S cha ghabhar bonn truas di 's cha truagh leinn a cainnt.

Tha gach bith agus creutair 'bha éisleineach, tròm,
'Fàs misneachail, treubhach, las éibhneas 'n an còm;
'N an crùban cha 'n 'eil iad 'am fasgadh nam bruach,
'S ge d' ri àm thigeadh fras cha mheath iad le fuachd.

Tha 'n lombair a' brùchdadh le drùchdaibh tròm, tlàth,
Le luibhean 's le flùran 's is cùbhr' leinn am fàil';
Gach geug a's barrguc oirr' 'sìor mheudach' gach uair;
Oir 'dìreadh tha 'n snothach 's a teicheadh tha 'm fuachd.

Tha mèilich nan caorach a' sgaoileadh mu'n cuairt;
Ach cha 'n ann mar a bha e, fann, cràiteach, a's truagh;

Ach guth na caomh mhàthar làn blàth'is agus gaoil,
A' cuireadh a h-àlaich grad thàradh r'a taobh.

A's tosdach cha 'n 'eil i gus an tarruing iad dlùth,
A' mireadh 's a' cleasachd, 's a' beadradh le sunnd,
Gus an tig iad 'n an deannaibh 's an tàrr iad 'n a còir,
'S an tràigh iad na cìochan tha lìontach gu leòir.

Tha trusgan a' gheamhraidh a' tuiteam gu làr,
'S tha trusgan is grinne a' tighinn 'n a àit';
Tha 'm fuachd a' dol seachad, thig teas agus blàth's,—
O'n thàinig an t-earrach, an geamhradh fhuair bàs.

Tha 'n treabhaich' a' dùsgadh gu sunndach 's gu moch,
Le 'chaib', as léin', 'dhol a reubadh nan cnoc;
Chaidh an t-seisreach an òrdugh 's gur bòidheach do'n
t-sùil
Na th' aige 's an amharc 'an dòchas 's an dùil.

Tha 'n sgrìob air a leagadh gu dìreach 's gu réidh,—
An sìol air a chur 's a' chliath air a' dhéigh;
'S is sunndach a's ceòlmhor an t-òran 's na fuinn,
'Tha tighinn a'd' chòmhail 'n àm treabhadh an fhuinn.

Tha 'n saoghal a' dùsgadh o'n dùiseal 's o'n t-suain,
A bhuadhaich car ùin' ged nach d' fhaod e bhi buan;
Tha beatha, a's gluasad, a's luasgan 's gach àit'—
Tha othail, a's ùpraid gach taobh agus àird.

Tha 'n seillean a's srann aig' gu greannar ri feum,
O'n thàinig am blàth's oirnn o dhearsadh na gréin;
An seangan air ghluasad a' cnuasachd a lòin,
'S a càrnadh na chnuasaich a suas 'n a thigh-stòir.

'M feadh tha 'n saoghal a' dùsgadh o 'dhùiseal 's o 'fhois,
Tha iomairt a's ùpraid gach taobh ann gun chlos;
Tha cadal 'toirt buaidh air a's suaimhneas nach faoin,—
Tha cuibhrichean cruaidh air nach dual doibh gun sgaoil.

Tha 'n t-anam gun phlosg ann do'n bheatha is fearr,
Cruaidh fuar tha mar chloich e, 'na chiomach 's na thràill,

Dearg nàmhaid do Dhia e, anamiannaibh toirt buaidh;
An fheoil air an uachdar gach tràth agus uair.

Chaill e maise a' Chruithfhir a dhealbh e air thùs,—
Thàinig doill' air a léirsinn, thréig maise a ghnùis;
Is geamhradh e dhasan, a's bàs e maraon,
Gus an tig air an t-earrach le teas agus faoilt.

'N uair dhearsas a ghrian air, 's a shileas gu sèimh,
An drùchd a bheir cinneas a's grinneas o nèamh;
'N a dhìthreabh n'is fhaide cha bhi e mar bha;
Ach fàsaidh gach luibh ann is maisiche blàth.

Chi 'n t-sùil mar nach fhac i, chi maise nach b' eòl,
'S tha fuinn 'bha gun bhlas nis taitneach mar cheòl;
Is nuadh dhuin' a nis e, tha na h-uile ni ùr;
Chaidh seann nithe seachad, a's chuireadh air chùl.

Fhuair Dia anns a' chridhe an t-ionad a chaill,—
'S tre chumhachd an Spioraid fhuair fradharc an dall;
Tha maitheas a' Chruithfhir nis soilleir' 's gach ni,
O'n fhuair a's a ghabh e buan shealbh air a chrìdh'.

A's Iosa n'is fhaide cha 'n 'eil mar a bha,—
'Na mhaoth luibh fhreumh thioram, gun mhaise, gun àgh;
Uil' ionmhuinn feuch tha e,—seadh, làn tha do ghlòir,—
E geal mar an lilidh, a's dearg mar an ròs.

Feuch toradh an earraich 'n a ghiùlan gu léir,
'N a chòmhradh 's 'n a iomachd gach aon taobh a théid!
'N uair bhitheas e abuich,—seadh, abuich gu leòir,
'An sin théid e dhachaidh gu 'dhachaidh 'an glòir.

O! dùisg sinn o 'r cadal, a's iompaich 'n a thràth,
'Chaomh Athair ar spioraid, le anail do ghràidh;
Mu'n crannar an dorus nach fosgalar ri'r glaodh,
'S a bhitheas ar n-aidmheil 's ar n-athchuinge faoin.

## CUMHA.

Chaochail mo nighean 's a leanamh a air an dara là deug do mhìos meadhonach an fhoghair, 1864.

'S ann a cheithir bliadhn' na taic so
Chaidh mo smachdachadh 's mo leònadh;
Leag mo Dhia gu tròm a shlat orm,
Dh'fhàg mi airsnealach a's brònach.

Rinn e bristeadh air mo choille,
Ghearr e meangan a bha nòsar;
Fhuair mi'n droch an àit' an deadh-sgéil
Dh'fhàgas éisleanach ri m' bheò mi.

Thàin' am buille orm gun fhiughair
'Dh'fhàg mi dubhach doirbh ri ghiùlan;
Dh'fhalbh an t-uan 's a' mhàthair cuideachd,—
Feum 'an léigh cha robh do h-aon diubh.

'S mairg a dh'earbadh as an òige,
Ge d' is bòidheach i r'a faicinn;
Neart a's cuma 's faoin iad còmhladh,—
'S i ghòraich a dh'earbadh asda.

Bha thus', a Mhairearad, òg 'am bliadhnaibh,—
Bha thu ciatach 'am measg òg-bhan;
Og mar bhean thu, òg mar mhàthair,—
Og 'n uair ghairm am bàs sibh còmhladh.

T' òige cha do dhìon o'n bhàs thu,—
Slàinte bha gun fheum 's an uair ud;
Gun fhios duit bha thu tiot' a'd' mhàthair,—
'S is gann a bha 'n uair thugadh uam thu.

Bu chràiteach, goirt 'an sealladh t' athar
'Bhi 'g 'ur faicinn taisgte còmhladh,—
'S an leabaidh chaoil maraon 'n 'ur luidhe,
Le léin' anairt oirbh mar chòmhdach.

Ach ge d' dh'fhalbh cha 'n ann gun dòchas;
Tha sinne ri bròn a's tuireadh:
'S ge d' a thaisgeadh leinn fo 'n fhòd sibh,
'Measg nam beò nach faicear tuilleadh,

Cha 'n ann am measg nam marbh a tha sibh,
Ach 'an tìr a' ghràidh 's na naomhachd,—
'Mealtuinn comunn caomh an t-Slànuighir,
Ann am pàras 'measg a naomh shluaigh.

An crìdh' ge d' bha sibh aon uair salach
'Ghlanadh sibh 'an uisg' an fhuarain,—
'N tobar nach deach' oirnne fhalach
'Ni ar glanadh o gach truailleachd.

Sìor thathaicheams' an tobar ceudna
'Ni gach creuchd a's lot a chàramh,—
Tobar glanaidh a' chroinn-cheusadh,
Deanam feum a's faigheam slàint' ann.

Ge d' mar scàrlaid tha mo pheacadh,
Dearg mar chorcar ge d' a tha e,
Nithear geal mi mar an sneachda
'Fhrasas o na nèamhan àrda.

Lionmhor iad ge d' tha mar ghaineamh,
No mar dhuilleach air na geugaibh;
Dubhar iad a mach gu h-ealamh,
Tre éifeachd fola a' chroinn-cheusaidh.

Bidh 'n fhuil sin fòs 'n a baile dìdein
Do gach ciontach dh'iarras ann e;
Chaoidh cha ruig air gath a' mhillteir,
Bidh fuil Ios' 'n a dìon gun taing dha.

Creid-sa so, O! thus', a leughas,
'S dean dhuit féin dhi stéidh do dhòchais,
T' achdair dean do'n Tì a cheusadh,
'S bheir e tearuinte gu glòir thu.

---

A. SINCLAIR, PRINTER, ARGYLE STREET.